# ORAIN

# GHAELACH,

AGUS

# BHEURLA-GHAELACH.

---

Le RAIBARD STIUBHARD.

---

CLO-BHUAILT AN DUNEIDIN

LE C. STIUBHARD.

1802.

TO

COLONEL ALEXANDER ROBERTSON,

OF

STROWAN,

CHIEF OF CLAN DONACHI,

MEMBER OF THE HIGHLAND SOCIETY

OF SCOTLAND;

AND TO HIS BROTHER

COLONEL COLYEAR ROBERTSON,

MEMBER OF THE HIGHLAND SOCIETY

OF LONDON,

THE FOLLOWING

GAELIC AND ENGLISH POEMS,

ARE DEDICATED,

With the Greateſt Reſpect,

By Their

Moſt Obliged, and Moſt Obedient Servant,

ROBERT STEWART, the Author.

## CLAR INNSEADH.

Potry

Taobh.



Oran

Taobh.



I was

MEAR-

## MEARACHD CLO BUALIDH.

| Taobh. | Loinn. | |
|---|---|---|
| 1. | 1. | *airſon* Ghaedhlaich, *leugh* Ghaelach. |
| 6. | 6. | — na, — nach. |
| -- | 11. | — Alaſtaeir, — Alaſtair. |
| 7. | 14. | — glaoche — glaodhaich. |
| 8. | 9. | — Diubhe, — Diubhc. |
| 11. | 7. | — eanachuimeach, — eanachuineach. |
| 12. | 18. | — toil-intim — toil-intinn. |
| 14. | 22. | — chiumhneach — chuimhneach. |
| 15. | 6. | — 'n aimeach — 'n ainmeach. |
| 23. | 13. | — Siuſi Stiubhard. |
| 24 | 5. | — laithidh — leithidh. |
| 31. | 7. | — Mar — Mac. |
| 81. | 22. | — ſabhaban — fabhaban. |
| 109. | 15. | — ais — air. |
| 118 | 15. | — fuaſgia — fuaſgla. |
| 122. | 11. | — aganach — oganach. |
| 165. | 5. | — brachduch — beachdach. |
| 167. | 12. | — anu — ann. |
| — | 17. | — feis — fois. |
| 175 | 1. | — geul — geal. |
| 191. | 1. | — mi — mo. |

# ORAIN GAEHLACH.

---

ORAN DO'N CHOMUNN RIGHAIL GHAEDHLAICH,
Air fonn *Oran na 'm fineachan*,
LE ALASTIR MAC DHONUILL.

I.

'S E 'N Comunn righail Gaedhlach,
'N traſa tha mi luaidh,
Thall ann an Duneidin,
'S an an Lunnuin mar an ceudna
'S tric a tha mi 'g eiſteachd,
'N ſgeul a tha tighin uath ;
Ann an ſeaſamh maith na Righeachd,
'S dileas iad do 'n tsluagh.

II.

'S i 'n ſhuil bha n' cuiſle, 'ur ſinſeare
Tha direadh ann, ur gruaidh
Dh'fhag iad ſin mar dhilib dhuibh,
Bhi cridhail, cairdail, fireanach,
Ri neach gu brath do 'n linne,
A thig o'n tir mu thuath ;
'S cuir na gaedhlic ann an aird,
Sibh thairne i 'n clo-bual.

III.

Tha ghaedhlic air a ſgiathan,
'S tha ſrian aice na beul,
Nach leig air chall gu ſiorruidh i,
'S i do gach cainnt na rioghailte ;
Sean i 's cha do liath i,
'S i riabh ann O linn Eubh ;
'S i mar fhioreun ann s' na nialibh
Thar gach ian ſan ſpeur.

IV.

Tha ghaedhlic nis ga leugha,
'S gach ceum a ni mi 's duthaich
Tha 'm piobal air a thionda dhuin,
'N deigh mhineach 's eidear-theangacha,
'N tiomna nuadh 's an ſean-tiomnadh,
Air tighin gu cainnt, ur dùch ;
Leis a Chuideachd fhuair an turram,
'S dual doibh uille cliu.

V.

Bu mhiann libh as, 'ur n' oige,
Na h' oranna le càil ;
Ga 'n eiſteachd ann 's nà ſeomraiche,
'S am biodh an fheiſt le moralachd,
Mar chleachd bhi aig, 'ur ſeorta,
Aig Mac Leoid bha Ruari dall,
'S bha Ian manntach aig Clann Domhnuill,
'S aig gach ſeort bha Bard.

VI.

'S e ceol na piob a b' aite leo,
Toirt caiſeamachd ſna blair,
'N uair dheireadh gach ceann-tighe,
'S a threun fhir fein a feithe air,
Bhi cuirp ga n reub an latha ſin,
'S ga 'n ſgatha thun a bhlair,
Leis na finneachan nach pille,
'S air nach giorag àr.

VII.

B' iad ſin na daoine calma,
O, gharbh-chriochan na m' beann,
Bu mhor an deidh air ſealgaireachd,
A leannachd feidh is earbeana.
Bu mheaſail iad fo 'n armibh,
Sa nis mar dhearbh an clann,
'S gheibh ſibh ſgeula beag an deighſe
Air an treibhantas lamh.

VIII.

'S i 'n reiſeamaid duth ghaedhlach,
Bha geardige 'ur dùch
'N uair thug ìad tir an Flanras iad,
Gun chuir iad dith air namhada.
Cha 'd imich is cha' d' thainig,
Thug barr orra ſa chuis;
Rinn iad ſgatha leis a chlaidhe,
Sheaſamh faſt cliu.

 XI.

IX.

Tha nis air dol 'n Euphaid,
'S tha 'n ſgeul air tighin as ùr ;
Gu 'n ruidh iad air gach beigeanaid,
Na chruinnich do na reuballich.
Tha 'n turram ac a reir ſin,
Th' ar Reiſeamaid fon Chrun ;
* Dha 's da fhichead ghlac a mhisneach,
'S nach d'fhag gin gu 'n cùl.

X.

† 'N deigh bhaiteal a bha 'n *Cuibaic*,
Bi cuimhne air clann a gaedi'l ;
Si Reiſeamaid an Fhriſealaich ;
A rinn gu trein mar thigidh doibh,
Rinn iad gu leir an criſreacha,
Ghabh miſneach ann ſa bhlar ;
Se luath's an lann a bhuala cheann,
Thug buaidh do chlann nan gaedi'l.

XI.

'S Gach Reiſeamaid a dheirich,
Do ſhliochd nan treun-fhear mor
Toirt Barrachd air a cheille,
Le 'm breacanan am fèile.
'N uair rachadh iad fo 'n eididh,
Cha gheileadh iad 's iad beo.
Se buaidh-larach bha mar abhaiſt,
Aig gach al do 'n t ſeort.

XII.

* The 42d Regiment, at Egypt, 21ſt March, 1801.
† At the Battle of Quebec, in April 1760.

XII.

Tha 'n comunn righail gaedhleach,
Air coiſne gradh gach dùch ;
Daoin uaìſle ſhliochd na Feinne,
Bu bhuaghaile nam eiridh.
Beir beannachd bhuain gu leir dhoibh,
Tha ſpeis aca ga 'n dùthich ;
Ann an Lunnuin s an Duneidin,
'S trein iad aìr, ur cùl.

---

ORAN DO DHÙN-ALASTEIR, BAILLE THIGHEARNA STHRUAIN 'S DO N DUTHAICH OS A CHION, GA N' AINME RAINNICH.

Air fonn *The clifty rocks.*

I.

Cha mi latha ſuas an aird,
Agus tiomchiol locha Rainnich ;
Bha na bàtachan le 'n croinn ;
'N unn ſa nall air bar na tuinn.
Caoiltean dlu ann air gach taobh ;
Far am ſaithte daonan ealidh,
Buic as maoisichean na 'n deann.
Air feadh phreas fo theas na 'n craobh,
Caoileach duth le liath-chirc fein,
O gheig gu geig le ſgiathan bàn.



II.

II.

Thug mi ſealla ris a bheinn,
'Ris an abair iad Sichaillin,
'S Buachail-eite an taobh ſhuas
'S airde iad na Cruachan-beann
'S conard iſal ſrath na dùch,
Lointinn air na druith à gail-ſhian
Fuarain ruidh o' 'n mhullach ard,
Beinn-a-chuallach na 'n ſruth-mearadh.

Uiſge tamh air ſrath na tir,
Air am bi an Ealla ſnamh.

III.

Se Dun-Alaſtair as boich,
Do na chite ann ſann t'ſealla,
Aitridh ùr nan Uineag ard;
Lughartan nan ſraidean grìnn,
Màm nam Pìbirean ri chul,
Far an duiſge iad am baile
Gart nan ubhal us nam pear,
Ri teas grein fo ſgè n' tuim.

Far an ſeine na cluig-chiuil,
Do Thighearna Sthruthain bu mhor daimh.

IV.

Bi na h' eoin tighin as gach àit,
Ghabhail tamh ann agus faſga,

Ann 's gach daoirre ſeinn an ciuill,
Far nach druidh orra an Geamhr'.
Bi mac tallagh ann ri ceol,
Ann 's gach ſeomar mar a chleachd e,
Tha gach ni air tigh'n gu abh'ſt,
'S crobh air faſachin le 'n laoidh.

Smeorichin le 'm binne cheol fein,
'S meas a luba gheug gu lar.

## V.

'S boidheach ſin ri latha grein,'
Eas a chleidh bhi ann ad thaice,
Le d ſhlat-iaſgich ann ad laimh,
'S dubhan cam a ſnamh gach puill.
Bi eoin riacha an fhraoich,
Moch a glaodhe ann ſan each-ſlhigh,
Lachan fiadhaiche gun tamh,
N' unn ſa nall a ſnamh gach lìn.

Gunna glaice le deadh ghleus,
Bheire te is te gu traigh.

## VI.

Fuaran airgid ann ſann Dun,
Ruidh gun ſgios o thaobh na craige,
Tobar ioc-ſhlainte o' n ghrùnd,
Stric a dhòl mi as air chinnt.

Tha gach gleann a tha man cuairt,
Srutha nuas le mil ſle bainne,
Culidh bainſe air gach fonn
O na thainig Sruthain ann.

'S bha tein aoibhneis air gach beinn,
G' òl le failte a dheoch-ſlaint.

VII.

Thig Cornail Coilair thun na duch,
S bi Tighearna Sthruthain ann an aiteas,
Thig Diubhe Adh'l ſa dhaoin uaile,
Thig Tighearn Uaimh ar thus a mhaidh.
Thig Mac Mhic Alaſtir ſa ſhloidh
Thig Cornail Leoid, is thig Fonchaſtil,
Thig na h' uailſin as gach tir
Thig do dhilſean 's do luchd daimh.

Ghabhail aidhir ann ſan Dùn,
O na chaidh a' chliu an aird.

VIII.

Ghabh mi beachd air an da thaobh
Is thair dui-linn fhuair mi 'n t aiſeag ;
Dhionſuidh cairſtealan gun ghruaim,
S' na Faiſcanin bha ſuas O m' laimh.
Glaic na meala air a chùl,
'S boidheach curidh ſin ri fhaicin,

Miadanan le 'neonain 's feur,
'S lub an eiſg a bhi air ſnamh.

Leis na bric tigh'n as a ghrunnd,
Iteach du-dhruim taragheal bàn.

IX.

Laſintullich ſan lon mòr,
'S fada fiali iad ri fhaicin,
Far an cluinte nualich bho;
Tigh'n mu eidra thun nan lăogh.
Thall mu choinne Druimachaon,
Air an taobhſe Dhruimachaſtil
'S Baile-Mhuilin am bi ni,
Thige tir a mach ſa gheamh'r.

'S Feur lochan ſa m' bigh an ſpreidh,
'S tigh o theas na grein as tamh'r.

X.

Chunacas Innerchadain thall,
Air an eireadh grian na maidne,
Tha glean ſaſunn air a chul,
'S Fhearunn dlu ri cois na traigh.
Tha Dailchoiſni ri thaobh
Far am faidhte caoirich gheala,
Ann ſa mhona le 'n cuid uan,
'S an taobh mu thuath dha 'n teilain fearn.

Far am bi na fir ag òl,
'S gheibhte oranna air Feann.

---

ORAN DO LUCHD AITEACHA LAGAN MHAOILIN.

Air fonn, *The Flowers of Edinburgh.*

I.

San tha a chuideachd ghaolach,
Do ghilean is do dhaoine,
A' thamh an lagan Mhaoilin,
Sgu 'm baobhach bhi ann
Tha iad fearail, ſmiorail ſibhailt
'M Baile-chloichri ; ſa 'n croit-michag,
Toirt fradhrac don tha 's tir ſo,
'S bu grin leam an ceaird.
Tha Gaibhnean ann as tailfhearan,
Breubadairean ſnatha
Luchd dheanamh na m brog arda,
'S luchd aird chuir air crann.
Tha Saoir ann a tha cliutach,
Is Ceanaichin na m' bùthin,
Muilairin is grudairean
'S Rob-Dulas bheir dhoibh ſaill.

II.

II.

'S iad gaibhnean Tobair Fheargain
Fhuair uram feadh 'n Garbh-chrioch,
Sa nis 'o tha è dearbhte,
Chaidh 'n tainm aca 'n leud;
O Ghlafchu tha tairgfe aca
Air obair a tha gailbheach,
Ge h ioma fear tha eanachuimeach,
Ainmail aca fhein;
Bithidh gach duine 'g raite,
A thig ftigh do 'n Chearduich,
Nach fac iad riabh an aicheadh,
Is Ferrara è fein;
Ge b' mhath è dheanamh chlaidhean,
Tha 'n turam nis aig Daibhi,
'S cumaidh finne 'n aird
Gur fearr è na è fein.

III.

O 'n thoifich mi gu h iofal
Gur boidheach an lag riadhach,
Bi fmeoraichean fgach ian,
Gabhail dian ann fa gheamh'r.
Feadh darich agus duflin
A meafg nam badan dlutha,
A Ghailinn air cha druithe,
'S e dlu chois na traigh.
Far am faightè bradan tarragheal,
A tigh'n O thaobh na fairge,

Air

Air aigeal ann ga mharbha
Le dearbha ſa mhàrt.
Bi caoilich dhu as liath-chearcan,
Is earbaſa gu lionmhor,
San fhoir-thir gabhail diana,
'S gur grianach iad ann.

IV.

Bu bhoidheach a bhi g' eiſteachd
'N uair thige oirn an ceitain,
Na heoin an cois a cheile,
Air gheugaibh nan crann.
Le 'n ceilairean ga 'n gleuſa,
Toirt freagra air a chèile,
Ag itealaich ſa leumnich,
'S cha d' theid iad air chall,
'N uair thige an Fheilbride.
Gu 'n toiſich iad mu dhiſart,
Na ſmeoraichin cho binn,
'S be n' toil-intinn bhi ann,
Bi chuac as gug ùg aic,
San uiseag a toirt ciuil di,
Freagridh iad don ſmudan,
San Dùn os an cionn.

V.

Gheibhte air Dail-chambaig,
Na feidh n' uair thig an geamhra,

'S

'S cha b' eigin dul na 'n ionſuidh,
'S cho teann 's thig iad oirn.
Cha b' eagul duin O' r maiſteir,
Ged bheire ſinn an ceann diu,
Na peilairean chuir anta,
'S ged ſhantuich ſinn loid
Thoirt dathigh thun na fardoch,
A dheanamh cuid an tra dhuin,
Gu conadh ris na paiſtean,
Ga n' arach 's iad Og,
Tha pailteas ann ſan ſhrithe,
'S cha n' fhaice duinne cli è
N' t-ſithean thoirt gu dhinair,
Sa' m bian chuir ſan ſtòp.

VI.

Tha druim a choire buaidheach
Le ſeala ſhios as ſhuas da,
Bi caoirich agus uain ann,
Ri Cluaineis gu leoir;
Baile-na-craige ſios uaidh
Gu conard air an ioſal,
Thig ſonruichte a ghrian air
'S bi lian ann gu leoir;
Tha 'n tom as baile-dhulain,
An Leatach 's baile-bhuiridh,
Mar chleachd iad bhi O thus,
Na 'n luchd ruin agus daimh,

Agus Baile Mhaoilin,
Tha aidhir ann ri fhaotain,
'S iad tairis ri luchd aoidheachd,
'S iad daonan tigh'n ann.

VII.

Tha Minifteir na fgireachd,
Toirt fgeul duin air a phiobal,
Ga leugha as ga mhineach,
Si 'n fhirinn a tha ann,
'N luchd eifteachd a bhis dileas,
Cha treigear iad gu dilin,
Se fein as urra innfe,
A mineacha gach rann,
Na cridheachan tha umhla;
Thig fnithe air an fuilean,
'N uair chluineas iad fa phupait,
E, rufga a theang,
San t' al s' air tigh'n as ur oirn,
Toirt aire dha le durach'd,
'S bi cuimhne air Maiftir Stiubhard,
San ùir an deigh dha cnamh.

VIII.

Gur boidheach Achnahaoile,
'S bu coir dhomh bhi ga chuimhneach,
'S Tomais ann cho caoinail,
Ri maoidean ghlan oig,

Thig

Thig gu leoir ga fhaoineachd,
Luchd eolais an fan oidhiche,
'S e fonruichte le caoimhneas,
Ri aoidheachd 's ri luchd ceoil.
Cha 'n fhagain e air dearmad,
Is cach a bhi ga' n ainmeach,
Mar failinge mo fheanachas,
Na eanachain mo fgeoil,
Cha 'n ann do chairde 'n t fluaigh e,
Tha 'g eiridh rinn fan uair fo,
'S bi feift aig na daoin uaisl' ann,
'S iad guidhi buaidh le Deors.

---

ORAN SHEUMAS ROBERTSON, MAISTEIR-SCOILLE, ANN AM BLAR-AN-ADH'L.

Air an fhonn cheudna.

I.

Cuir m' eolais ort a Sheumais,
Gur mor an t' aobhar eibhnis ;
Do dhuinne thig ga t eifteachd,
'S toirt leugha ga 'n clann,
Laidean agus beurla,
Tha fafanda le cheile,
Cho math fa tha 'n Duneidin,
Aig Seumas na cheann.

E. Barraichte air gaedhlic,
Tha togail cinn an airde,
Ged thug i greis ga ſarach,
Fhuair bar air gach cainnt,
Theid faſanda na h eidi,
Le Breacan daite an èile ;
Am pleata ma na ſleiſtean,
'S an ceum cha bi mall.

II.

Chuala mi deagh chliu ort,
Mun tainig thu do 'n dùthaich ;
'S tu theaghlach Thighearna, Shruthain,
O ghiuſaich nam beann,
Bhi uaſal ann ad ghiulan,
'S cho ſuairce ri luchd dùcha ;
Do bhuadhana cho dubailt ;
'S nach tùr iad am cheann,
Sa Cholaiſte an Cilribhin,
Chaidh ſgoilairean gu 'n dicheal,
'S bu mhor an toileach-intinn,
Do d, dhilſean ſan am.
'S gach comſpoid a chaidh fheuchain,
Le teanſgal agus geire ;
'N tionſach bhi aig ſeumas ;
Gu leir os an cionn.

III.

Fhuair thu tuigs, as nadar,
Is gliocas, chum an àrach,

Bhi iochdmhor agus baidheil,
Le cairdeas, nach gann;
Tha tlus a tuchd le blaithidh,
Mar lus am meadhon gàridh,
A bhriſeadh mach fo bhla.
'S air am faſadh an grain,
Bbi molach ſonadh liantach,
'Se torail, torrach, biachar,
Cha chròn ort a bhi fialidh,
Le riarach do lamh,
'S do ghibhteana cho lionmhor,
'S iad tric a tigh'n a t' fhianais,
A briſeadh amach fo'd ſgiathibh;
Gu dion do d, luchd daimh.

IV.

Fhuair thu ceilidh poſta,
Do thagha na m' ban oga;
Fhuair fradharc agus ſolum,
Le eolas nach gann.
'Si ſhiol nan daoine coire,
Aig an robh maoin is ſtoras;
Bha daonan rud nam pòca,
Is dorlach nan laimh,
Iad cineadail ri 'n cairdean;
'S ri neach a bhi ga ſharuch,
Mar dhligh aca o m parant;
Sa dh'fhag iad aig an clann,
Tha miſneach na tha lath'r



Bhi

Bhi tric an tigh a chrabhi,
'S le h' iochd a tabhairt pairt,
Do gach aiſirean fann.

V.

O 'n tha thu d' mhaiſtir,
Air ſcoil agus air ionſach ;
Bi ſcoilairein an daimh dhuit,
'S do'd chlann air gach feil.
Tha corum ac ſan am ſo,
Nach dealuich riu nan ſean daoin ;
Is toileacha s na thionda thu,
Chàint as a bheurl,
Gu labhairt ann ſa ghaedhlic,
Si banſa linn a chlaiſin,
Si th'aca n' earra ghaedheal,
'S an aird, ſan ſrath ſpe ;
Sean i 'ſi bhi lathair,
Si meaſail ann ſgach aite,
Si chaint a bh' ann ſa Ghara,
Aig Abha 's aig Eubh.

VI.

Ged theanainſe ri innſe,
Cha b' urra mi ga mhineach ;
Na huile ni tha ſilt,
Ann ad intinn le ceill ;
'S gach duinne tha ſan tìr ſo,
Nach buinne dhuit ga innſe,

'S thoir

'S toirt urram dhuit th' air mile,
Air mific s'air leugh,
San eaglais di-domhnaich,
Gu m'freagra dhuit an oigre,
Seinn nan falm s'iad 's boiche,
Na ceol tha fo 'n ghrein,
Sa g eifteachd mar bu coir dhoibh,
'Ris an fhear as geire folum,
'Se cuir an ceil gach ordu,
Dh' fhag Pol dhuin gu leir.

---

CUMHA DO IAIN ROBERTSON, BHA AN GART SA CHAOCHAIL AN DUNEIDIN SA BHLIADHNA, 1800.

Air fonn *Cumha mhic mhic Ailein.*

I.

Ri gur muladach tha mi,
Mu dheibhin an armuin;
Dh'albh air thuras na fhlainte,
Bhuin an t' aog ris cho naimhdeil;
'S nach d'rug iad air caint de 'fe beo,
'S nach d rug, &c.

II.

'S grib a thug thu Dhuneidin,
Dh'fhag do dhilfin fo eiflain;

A bhi

A bhi 'g innſe gu 'n d' eug thu,
On as firinn gun bhreig e ;
Tha do chinneach gu leir dheth fo bhron.
Tha do, &c.

III.

Cloinn Donachi nam bratach,
O' na bhuainte thu 'n toiſeach ;
Bha iad uaſal nam pearſa ;
Agus cruadalach ſgairtail ;
'S thug thu d'n dualachas leat air gach ſeol.
'S thug thu, &c.

IV.

Sinn a dh' fheuda a rathinn,
O na chaochail thu abhaiſt ;
Gun tainig aom air a ghara ;
Chraobh a ſhaoil ſinn a b'ailte,
Gu 'n do thuit i fo bla gun na meoir.
Gu 'n do, &c.

V.

Thug ſud doireachadas oidhch oirn,
'S guab e choineal o'n choinlair ;
Mhead ſa fhuair ſin do d chaoimhneas,
Dh' fhàg cho truagh ſinn ga d' iondruin,
Bha thu aguin mar dhaoimain ſan or,
Bha thu, &c.

VI.

Tha t' athair lan iarguin,
'S e gach latha air liatha,
O na chual e an ſgiala ;
Thug e nuas e co ioſal ;
Cha chadul dha m' bliadhna air chgir.
Cha chadul, &c.

VII.

Tha do mhathair ſo mhulad,
'S i nā ſmàl ga d ſhior chumha,
Sgeul do bhais thigh'n cho ulamh,
Rin a fagail air ſalaſg,
'Si air failin a ſrutha nan deoir.
'Si air, &c.

VIII.

Tha Seumas do bhrathair,
Agus Alaſteir craiteach,
Bha thu fein dhoibh mar pharant,
Ceann riaghailt na dh'fh ag thu,
Sna ſichaimh gach la ſan tigh-mhor.
Sna ſichaimh, &c.

IX.

Seachd Bliadhna deug thug thu 'd mhaiſteir,
'S b, og a chaidh thu na ionſuidh,
Fhuair thu urram gach ànn neach,

Agus

Agus onoir o' d mhaiſteir,
A bhi a malairt ſa tionda chuid òir,
A bhi, &c.

X.

Bha thu d Stiubhard ga thaoghlach,
'D cheann iuil aig gach aon dhiu,
Ga 'n ſtiubhra gu folum,
Bha thu curamach daonan,
Ri h' urnuidh gach oidhch agus lo.
Ri h' urnuidh, &c.

XI.

B' è ſin tealach na paillteas,
Ann d' ſhuar thu t ſhaolum, a's t ſhaſan ;
Bha iad daonan toirt ſeachad,
'S bha rud ri ſhaotuinn a'n taſguidh,
'S cha chaochail an aigne re 'm beo.
'S cha, &c.

XII.

Tha fear gharta dheth bronach,
A. bhi ga d iondruin a Sheomar,
Nam cruineacha domhail,
Mar bu mhian leis bhi 'g ol ann,
Bhi tu riarach gach ſeort orr a b' ſhearr.
Bhi tu, &c.

XIII.

XIII.

Tha do chombanich uile,
Air call an ſoulais ſan ſulais,
Iondruin throm aig gach duin ort,
Ann ſan fhonn 'n robh u fuireach,
Bhidh iad ann geal ort le furan do bheoil,
  Bhidh iad, &c.

XIV.

Ian mac Sheumais ſan uachdar,
A dh'fhag gu leir ſinn fo ſmuairean,
Dol ad choineamh th'ar chuaintean,
'S ga d ghiulan air ghuailidh,
'S ga 'd chuir am Fartchill ſan uaigh far m bu coir.
  'S ga 'd chuir, &c.

---

ORAN DO MHISS SIUSI ~~CLOICHFOLLICH~~ Stiubhard

Air fonn *Cumha Eoin bhain a Pitourie.*

I.

'S mi 'm ſhuidh air an tullich,
'S mi cuimhneach na chuinnic mi 'n de,
Amach air an innis.
Ghabhail ſraide meaſg iomadach te;
Cha 'n fhaca mi h ailteachd,
Ann ſa bhaile air ſtraid ri la feil,

Tha

Tha i cumadail arda,
'S i o muilach gu failtibh gun bheud.

II.

Tha i uafal na gabhail,
Tha i fuairce aig baile 's bu dual,
Cha 'n fhaicin do leithidh.
Ged ruigin caol-reithe 's taobh-tuath,
Aon te 's fearr feala,
Na Mifs Siufi Cloichfollich meafg fluaidh,
Tha mi cinteach gur faibhir,
Am fortan tha 'n dàn di ri luath's.

III.

'S beag an tiongna leom fhein fin,
'N uair a theid i na heidi air chuairt
Cha 'n fhaicin a h' eugas,
Dh' aon te fheafa ri feuchain ri cluais,
Suilean corrachà liante,
Fo na malana 's min-chruiche fnuagh,
Da ghruaidh mar an caoran,
Bian as gile na faoilin a chuain.

IV.

'S ioma Tighearn tha 'n Adh'l,
'S da thaobh uifge thatha mu n' cuairt,
A chunta mar aidhir,
Na 'm bi feol air an gabha i uath,

An

An coraichean fearain,
O 'n bu deoin leo am meangan a bhuain,
'S craobh ubhal bha miſail,
As na lubte a ghibht ud a nuas.

V.

'Sna 'n cluininn do bhainis
'S gu 'm bi'te a tionaladh ſluaidh ;
Cha chuntin an t' aſtar,
Dol na h' ionſidh ge b' fhada' i uam,
Ged bhi òr air gach lach an,
Bhithin deonach a ghrad chuir mu 'n cuairt ;
Leis an eolas a ghabh mi,
Air an Oigh a tha fasanda ſuairc.

VI.

Fhuair i urram gach faſain,
O' na thainig i Pheairt an ſan uair,
Ann am bail an luchd tionail,
Cha robh barr uirre chlanaibh dhaoin uails ;
Bhi gach ribhin a b' ailte,
A g' airis án claiſteachd mo chluas,
B' fhearr gu 'm bi ſinn ſa ghaeltachd,
San tha m' fasan a laimh an taobh tuath.

VII.

Cha be idir a faſan ;
Bheire dhomh bhi ga h' airis ſan uair,
Ach na bh' aice dheagh nadar,
'S nach b' urra do chach a thoirt uaith

Ni nach faithte air faith'r ;
Bha e miaghail a leithid a luaidh,
'S tha Mifs Suifi aig baile,
Air a cunta na carid do 'n tuath.

---

## Oran le fear agus bean bainse a freagra a cheile 'n deigh na suipaire mu d' each iad a laidhe.

I.

B. Smithich dhuinne bhi 'g eiridh ;
O 'n tha finn feumach air laidhe,
O na rinn finn 'ur fuipair,
Cha dean finn fuireach ni 's faide,
Ma thogras iadfa bhi leumnich,
Bidh iad fgi dheth gu maidin,
'N rud tha agadfa dhiunne,
San ris as modha 'ur 'n annas.
Gu fios a bhlais.

II.

F. 'S fad an latha gu h' oiche
'S faide an oiche na 'n latha,
Sioma feachduin fa bhliadhna,
Gu bhi 'g iarridh gu leithid :
'S mifte finne is finn gorach,

Dh'...

Dhol a thoiſeach gu brais ris,
Ma ni ſinn 'ur mille,
San as mioſa an dibhearſain,
'S nach eil ſinn lean is cha n' eil.

III.

B. Dhaithnich mis ort nach b' fhiach thu,
'S gu 'm bu ſiadaire brein thu,
Nach robh do lëithid ſna criochan;
Cho meaſa riann air an fheum riut,
Tha mi dheſi do ſporta;
'Smi air poſa o-n de riut,
'S mar dean u 'n obair fo mairich,
A chaoidh cha chairich thu breid orm,
'S cha ruig mi leas; is cha ruig.

IV.

F. Struagh nach robh mi gun phoſa,
Arſa broinain 's 'e 'g eiridh,
'S mo 'm fheum air a chadul;
'N, deigh coiſeachd an Aonich,
Chaile mi craicin na meoirean,
Ann ſna brogan 's iad daor dhomh,
Cha dean mi 'n obair air t' aileas,
Ge bi b' fhearr air an t'ſhaoghal,
'S nach 'eil mi 'n ſgairt: is cha n' eil.

V.

B. Cliſge duth air do ſheana-cheann,
S' mairg a dh' albh leat gu h' aonach,

'S truagh nach robh mi gun amharc ort
Ach mi dh' aicin an t' ſaoghail.:
Le do chroma-ſhlait gun phiſeach
Nach d' ig thuige fon aodach ;
Smairg a thachair ad chuideachd,
Fhior thrudair na 'n daoine.
Sa ghlogi ho, ho.

VI.

F. Oir is miſe an truaghan,
'S moch a fhuair mi mo ſmàda,
Cha bhi do thoi-bheum cho luath dhomh,
Na 'm bi tu ſtuama no nàrach,
Dh' fheuda tuſa bhi ſuas,
Le fhaithin uair ann ſan raithe,
'S miſe air fuireach as aogais,
Thun na h' aoiſe ſo tha mi,
'S gun dol na char, is cha d' each.

VII.

B. 'N uair a thainig an oiche,
'S nach robh ſoils ach radh dorch ann,
Sa chaidil an duthaich,
'S nach robh ſurd air luchd falbha,
Air an obair gun ſhin e,
'N uair a dheirich a mheanmne,
'S heub nach deana e ſtad diom,
Leis mar thaitin am baragan ud,
Ris cho math, 's cho math.

VIII.

VIII.

'S fearr ſud na bhi falamh,
Mu ni thu cleachda dheth 'n conidh,
Mu ſann am feothas a theid thu,
Cha dean mi t' eigheach ad Olach,
Cha 'n eil air obair ach sìne,
Sa bhi ga sìr dheanamh 'n conidh,
Cha bhi faiteachan treibheach,
'S bi do 'n beidh air fear bronach,
'Nach d' theid nan car.

---

ORAN DO THIGHEARNAS STHRUTHAIN, 'N UAIR BHA I' CEANGAILT RIS A CHRUN.

Air fonn *Call Bàt innerghairidh.*

I.

Ach a thighearnas Sthruthain,
Se mo dhiubhail mar tha thu,
Luithad fear a tha 'n cuirt riut,
Nach robh dhuchas ſan aite,
Gur e dh'fhag ſinn gun taice,
Gun bhi faicin nan armun,
Chaidh ghiubhſach a ſtopa,
'S cha 'n fhaithear ſtoc as a cathar.

II.

Ach o'n thainig an Coirnail,
Se mo dhochas nach treig e,
Aon duine ga ſheorſa,
Bhi ga 'm fogra ſan eacoir;
O 'n bu dual duit bhi baidhail,
Uaſal ardanach treabhach,
Gun fheuchain le cairdeas,
'N lagh is aird an Duneidin.

III.

Sud an tigh bha greadhnach,
Sa bha faoilidh mun ſtòras,
'N am dol ſios an tus batailt.
Nach bu tais ann an comhrug;
'S lionmhor fear a tha t' oidhreachd,
Falbh gu greadhnàch lem botan,
Na 'n tige am Prionſa,
'S ealamh thiondadh an còta.

IV.

Na 'n tionda, Righ Deorſa,
Ri Daoin òg ann an cairdeas,
Ga 'n toirt a ſtigh as an Olaind,
Dh' fhaotin còir air an aite,
Ceann-finne bhis cliutach,
Tha mo dhuil ann ſan Ard Righ,
Gu 'n ſtaighlear ri h' ùin e,
Na Thighearna Sthruthain an Cairi.

V.

Sud an cinneach bha ainmail,
Aig ſeanachidh na righeachd,
Ann ſgach cogadh a thainig,
O' na theanſguin na Briſich,
Bha nar naghaidh ri cruadal,
Cha toir ſluagh oirbh piltinn,
'S gu 'n a ghlachd ſibh Mac-Dhughail,
Sa thoirt an duthaich ſo 'm prioſan.

VI.

Oigh'r air Ghiubhſach nan gallan,
Dhomhſa b' aithne bhur 'n abhaiſt,
Tha còrr is ceithir cheud bliadhna,
O 'n bha ſibh riamh ann ſan aite;
Fhuair ſibh coir o Righ Raibeard,
Aig mead bhur gaiſg is bhur n' abhachd,
Sna cuig-puind a tha 'n capaig,
Bha ſud nar ſeartaire laidir.

VII.

Ach a Dhonachi mo chridhe,
Chi mi 'd Thighearn thu 'n caid,
Oighre dlitheach na giubhſich,
Tha ga pluca aig prabar,
Tha ga caithe gu ròicail,
Sior chuir ſtorais an airde,
Siol na 'm bodachan ſuarach,
Na 'n daoin uails air do ſhailtin.

VIII.

Dheagh Mhic Dhonachi a h' Adhal;
Chi mi fathaſt thu ſabhailt,
Ann ad thighearna dùcha,
Eidir Dunan ſa phairce,
Bù libh Dull ann ſan Appin,
Innerbhac agus Fearnan,
Mar ſud agus Sthruthain,
Bha iad dubailt ad phaipair.

IX.

'S iomadh taigheadas ghreadhnach,
Bha faoilidh mu 'n ſtòras,
B' ann diu Tighearna Sthruthain,
Teaghlach cliutach na mor-chuis,
Neud na chlannich na fior-eoin,
Bhi fo chis aig Righ Deorſa.
Ach thig an t' oighre gu aite,
'S cailidh iadſa an coir air.

X.

Tha 'n t' oighr ann ſan Olaind,
Tha mi 'n dochas am firinn,
Gu 'n tig iadſan gu 'n aite,
Siol na 'n aileagan priſail,
Sandi Og agus Coilar,
Bu grin a choil as na chinn iad,
'S lionmhor mear agus meangan,
A bhitheas a tional mur timchiol.

XI.

Ri am ſgaoile do bhratich,
'S lionmhor gaiſgeach ma 'n cuairt duit;
'S leat gach finne an Adhal,
Ri am catha is cruadail,
'S leat Mac-Domhnuil ſa chinneach,
Cha bu ſlinain bu dual doibh,
Tighin a th' agra do chòrach,
Is be mo leon a chuir uain thu.

XII.

Tha Domhul air tighin,
Lub chridhe na feile,
Lamh chruaidh air chul claidhe,
Ri am catha no' feuma,
Tha thu 'n teaghlach bha cliutach,
Nach do chuir duil an ſan eacoir,
'S bu ro-mhath leantuin na còrach,
Seal mun d' fhogra righ Seurlas.

XIII.

Tha thu t' oifigeach frangach,
'S phos thu cleamhnas bha cliutach,
Nian Ath'r mo chridhe,
'S piuth'r thighearna Sthruthain,
Tha m' intinn co beartach,
Bhi gar faicin ſan dùthaich,
'S ged eighte mi 'm chornail;
'S òr Righ Deors' ann am phuidhſe.

XIV.

O nach urra mi ſheanachas,
Na bheil a ſhannt orm a labhairt,
Mu ſhiol na 'n aileagan priſail,
Dh' fhas gu ſineanta flathail,
Guidheam Dia bhi na ſge dhuibh,
'S cha tig eacoir na 'r rathad,
Gus am pill ſi do 'n aite,
San robh bhur paranta roimhibh.

---

ORAN DO DHONACHA DOMHNULACH DON CO-AINM MAC AIDH NA CRANNICH.

Air fonn *Cabar feidh.*

I.

'S GUR ea-trom ro ſpeiſail:
Na eidibh ro earailteach,
Theid fleaſgach dònn na feile;
Nach leir dhomh cho baraichte,
'S lionmhor te tha 'n deidh ort,
Smu threigeas tu baileach iad,
'S gu 'n teid thu do Shimeca,
Bi ceudan dhiu galach dheth.

II.

II.

Tha te no dha dhiu bhios gun ſta,
'S tha pairt diu ann ſan ſhearun ſo,
Nach leir leo cach a thigh'n na 'n dail,
Ma theid do ghradh am mhearachd orr,
Tha luchd chàp is bhrogan ard,
'N gradh dhuit gun mhearachd,
'S gur tric na gaſaidean' gun ſhailin,
S tighin gud laimh o the-eigin.

III.

Tha te an toir ort ga 'm bheil ſtoras,
Agus or air bhannibh dhi,
·S mu ni thu poſaſa gun dail,
Bhi ſeol do chach air anartan ;
Aig meud an gaoil air cainnt do bheoil,
Cha 'n 'eil beo ga 'n aithne e,
'S mu s' gaol a dh' ſhuaricheas gu luath e,
Cinidh gruaidhean tan' aca.

IV.

'S beag an t' iongnadh ſin dhoibh fein ;
Be 'n rogha ceilidh 's leannain e,
Aig meud an ſpeis duit air gach feil,
Gu 'm faithte iad na 'm pannalibh,
Ga 'il beachd air ann ſna Bùithean,
Bhiogh an ſuil gu daingean air,
A teachd le failte, thathaich cairdis,
Air Mac Aidh na cranniche.

V.

V.

Ged is Mac Aidh thu ri chòradh,
'S Domhnullach ro ghramail thu,
Cha robh ſergean aig Ri Deors ;
A Chuireadh òr a dhain-deoin ort ;
'N uair bha ghlachdaireach 's duthuich,
'San Duibhe air dol gu ana-ceart,
Cha d' each thu 'm froig ſeach bord a mhoid ;
Is thug thu choir a dhain-deoin diu.

VI.

Gur mioſail ann ſan dùthuich,
O 'n uinne an gille ud,
'S math thig claidhe cuil duit,
'S ro ionſuicht air iomairt thu,
O 'n fhuair ſinn do dh' achd parlamaid,
Aird chuir air bidagan,
Maris an eidi ghaedhlich,
Tha 'n tarmun mar thigeadh da.

VII.

Thigeadh duit bhi cairdeil.
'S cha d' fhailinge do mhiſnach thu,
Ged bhigh fir na duthucha,
Ga 'n cuba 'ſna brigiſin,
Bhigh eile ort do 'n charnaid,
Cocad agus ite dhuth,
'Sna faireagh iad do ſheolſa,
'Thug Deorſa comiſſain duit.

VIII.

VIII.

Ach tha comiſſian laidir,
A'd laimhſe air bharrantas ;
Na 'n tarla tu air urlar,
Cha triuir bheire barrachd ort,
Ged bhuaile fear ſa chluais thu,
Bhigh duais ann an gara dha ;
Do dhuirn mar uird na ceardach,
Thoirt na meall air a malichin.

IX.

Cha bhuaile tu gun bheud iad,
Mur bi gu leir a chaoir' aca,
'Se b'ait leat a bhi co-luadh,
Ri oigridh nach toille e,
Bheireadh tu dhoibh orain,
Is moran do chaoimhnealas,
'Sna 'n tarlin is tigh-oſt ort,
Mo dhoidh gu 'm bi gloin aguin.

X.

'N uair a racha tu ri munadh ;
A ri bu ſonna tachdar dhuit,
Bhigh paidhir chon agad air lothin,
'S chineadh gnothach tapidh libh,
Bhigh guna caol ad laimh nach diult,
Air udlaiche nuair thadhradh ſibh,
'S gur tric a dh'fhag thu 'n carcais lom,
Sa ſhuair Rob Donn na boiceana.

ORAN DO DHOMHNUL GRIGARACH BROCAIR RAINEACH DH'FHALBH DH' AMERICA AIR AN T' SAMHRA CHAITH SEACHAD.

Air fonn *Tha mi muladach di-mhair &c.*

I.

Tha mo chean air a Ghille,
Chaidh gu minic an charn,
'S deas a shiubhla arn fireach,
'S cha bhigh do ghillean air chall,
'Se bu mhian libh bhi cuartach,
Na 'm fuar-bheann gu h' ard ;
'S bhigh an eilid gun cheilidh,
'S cha bu leir libh a call.

II.

'N uair a thige tu dhathigh,
Cha bhigh airsneal no sgios,
Ga chuir ann an cleachda,
Ach gach eachdri ghrinn,
Mar a chaith sibh an latha ;
'S 'o gu 'm b'aidhireach libh ;
Bhi cuir eilid gu dulan,
Sa toirt an udliche libh.

III.

'N uair a racha tu 'n fhasach,
Far am b'ast duibh bhi trial,

'Sa leige tu 'n làn-damh,
Gheibhe padric am bian ;
Bhigh do luaidh air an giulan,
Agus t'fhudar ga riagh'l
'Stric a tholl thu an leine,
Seal mun eireadh a ghrian

IV.

'Stric a fhiubhail thu 'n daoire,
Sam bigh an caoileach air gheig ;
'Sa chuir thu na chabhaig,
E, mu fgara na néul,
Bhi do luaidh 's e air itaig,
Ga cuir ris ann fan fpeur,
'Stric a mhill thu a chronan,
'N uair bu bhoiche a ghleus.

V.

Theirin mife mu fheafgar,
'Stigh an eachlidh ud thall,
Sann a chunacas am fleafgach ;
Air an leachduin gu h'ard,
Bha mialchoin air lothin,
'S cuid diu romhad fa charn,
Guna glaice nach diulta,
Air udliche thall.

VI.

'S deas a fhiuble tu 'n taonach,
Gle eatrom mu 'n cuairt ;

Thu fein is do chuilain ;
'S thug thu fuil da am bruaich,
Ann ſa choirre gu h' arda ;
Thug thu bàs an fhir-ruaigh,
'S tric a dh'fhag e na caoirich,
'S iad a caoine na 'n uan.

VII.

'N uair a bha ſinn gar ſgàlta,
Is 'ur call ris gu goirt,
Thug thu ſcrib na 'm beann arda ;
A chuir 'ur namhaid gu clos,
'N uair a fhuair an cu bàn ;
A bhi mu ſhailtin be 'n ſport ;
Iad a ga' il ga cheile,
Ged bha 'n d' fheuchain ud gort.

VIII.

Ach a Domhnuil mhic Chalum,
Bu mhath mo bharail ort riamh,
Dol an deighidh an t' ſiannich
Is ga leanailt gu dian ;
Gus an cuireadh tu 'n fas e,
Cha 'd alſich thu riamh,
'S gu 'n innſe na h' armuin,
Bha 'm polla-bathagh an gniomh.

IX.

Chuir thu fear do chraig bharra,
Ann an ſparra gu teann ;

Chaidh fear eile air theiche,
Do mheall-na-leitrich ſan am,
Thug thu dha-thigh le cheil iad,
Tha na bein air an ſtaing,
'Sioma fear air na dhearg thu,
Bha mi earbſach ad laimh.

X.

O na chuir thu gu di iad,
'S nach 'eil linne dhiu laith'r,
Cha d' theid caoirich an tighibh,
Ri cur no catha no blàs,
'San a chaidh iad air ſeachran,
As an eachlidh a b' àiſt,
'S ged a robh ſinn ga 'm fiarich,
Cha 'n fhaith ſinn ſgial ach air pairt.

XI.

Bu tu an toganach gramail,
Dhomhſa b' aithne do bheus,
'N uair a theid thu gu bainis,
Bi co-thionnla 'ad dheigh,
Fhuair thu eilain is ionſach,
Tha thu teansgalach geur,
San mar ri co luadra coir,
A bhi tu 'g ol a 's tigh ſheins.

XII.

'N uair a thig an fhil-michail,
Bheir thu ſgrib feadh na m bachd,

As a ſin do lochaber,
Thoirt na 'n gearana leat,
'N uair bhis cach air a mharga.
Call tairgſe mu ſeach,
'S an bhis Domhnull gu h' uaſal;
Roinn buanachd nan each.

---

ORAN DO DH' ALASTIR CRIATHRAIR EUNADAIR
ANN AM BRA-BHEALICH.

Air fonn a *Bhean leaſich an stop dhuinn.*

I.

Air an turus ſo thrial mi,
'S tric mi cuimhneach na biatachd,
A fhuair mi o 'n Chriathair,
Cha bhigh gruaim air ach fialachd,
'S bu coir domh cuimhneach le riagh dha,
Na 'm bigh neach aig an iar ann am thir.
Na 'm bigh, &c.

II.

Bha mi nain-eol ſan aite,
Nam gathail na lairge,
Cur is catha ro laidir,
Ann an ſrath ſan am braighe,

Bha

Bha mi 'd chomain a phadrig,
Nach do leig thu mi 'n tra ſin uat fh'in.
Nach do, &c.

III.

'N uair a thainig mi 'm baile,
Bha mi cinteach ro ailean,
Ged a dhintrig mi 'n talla,
Dhol a dhiunſe le h' ealamh'chd,
Dhoibh gun phil mi le gealtachd ;
'S chuir ſud mintinn gu laige air chint.
'S chuir ſud, &c.

IV.

Thuirt an duine gu cialach ;
Na bigh ortſa bonn mi-thlachd,
Ged a chaſ riut na ſiantan,
'S ge 'r m' faca mi riamh thu,
Ma bhis m' aitridhſe dionach,
Gheibh thu faſga 's do riaracha bi.
Gheibh thu, &c.

V.

Be ceann uidhe nan aoidhean,
'Stric a bha iad na theaghlach ;
Am bra bhealich air chaoinnidh,
Ann ſan talla bu greadhnich,
Gheibhte aidheir le caoimhneas,
'S ceol ga gabhail aig maighdeana binn.
'S ceol ga, &c.

VI.

Labhair Sandi 's bu còir e,
Cha robh e coltach don oig-fhear,
Dol am munadh na onar ;
'S mis ged bha mi co eolach,
Nach do fhreafdail mi 'n phofa,
Bha 'n craig-na foirthir 's bu leoir e ri inns.
Bha 'n craig-na, &c.

VII.

Ach a Shandi oig chriathrair,
'S gille coir thu thair chiadan,
Fhuair folum is d' iachain.
Do gach feors tha fna criachan,
'S bhithin deonach air fhiachuin,
Tha thu fonsricht ad ianadair grin.
Tha, &c.

VIII.

'N cois a mhunidh a dh'fhas thu,
Leat bu mhiann a bhi gnathach,
Coin is guna gu d' aileas,
Gheibhte fuil air damh craichde,
Ann fa mhullach a bairde,
'N uair a racha tu 'n aird don fhri.
'N uair, &c.

IX.

'N uair a tharla tu 'n daoire,
Bu tu fealagair a chaoilich,

Is na h'earabaige duinne,
Bhi fa gharbhlach mu 'd choineamh,
Maidheach ghearamhafach ghaoirid,
'Stric a mharbh is a choinnich thu i.
'Stric, &c,

X.

'N am fuidhe 's tigh ofta,
Stu phaidhe na ftoip ann,
Cha bhigh gainne air ftoras,
'N am do lamh chuir ad phoca,
'S gheibhte uaireadair oir ort,
Bhi toirt cuntas gach momaint do 'n tìm.
Bhi, &c.

XI.

'S ioma nianag og ghreanar,
Bhigh a 'g iarridh bhi teann ort,
'N uair a dh' eire tu dhaufa.
Gu 'm bigh te air gàch laimh dhuit,
'S ioma te nach bigh ann diu,
Luige feudail air Sandi 's i fh'in.
Luige, &c.

XII.

'N uair a racha tu tèidi ;
'N ofan gaoirid fan èile,
Brog fhocrach a reir fin,
Boinaid cocte is beum as ;

Ged a b' oifigeach fein thu,
Se bu coltaich ri d' bheusa san tim.
Se bu, &c.

XIII.

'S math thig spuir agus bòtan,
Air do chalbana boidheach,
'S cha bhi cearb air do cho-radh,
Dol a sheanachas ri mor-shluagh,
'S tha thu eanachainach eolach,
'S gur tu ceist na 'm ban oga air chìnt.
'S gur, &c.

---

ORAN DO 'N TI.

Air fonn *Tha 'n oich nochd gun amhras sa 'n geamhra fada fuar.*

I.

Tha rud air tigh'n an talamh so,
Ris an abair iad an ti,
Th' air liom fein gur ro mhath e,
Se baraicht ann 's gach tim,
'S feaird sinn ann sgach talla e,
'S cha mhath linn bhi ga dhi,

Th

Tha ſlainte ann is fallaineachd ;
Gu chaithe ann 's gach tim.

II.

Dhinſin dhuibh gu heireachdail,
Mar dheaſicheas ſi 'n ti,
Le h' aran agus caiſe,
Gun fhailine air im,
B' fearde e na h' uidhean,
O 'n is luidhe ìad am bheil bri,
'S ged bhigh mir an ſpaig ann,
Air a fràige le him.

III.

'N uar thig e as na h' inſean,
Thig cuid deth tir am Peairt,
'S gheibh ſinn ann am Maoilin e,
Cho' ſaor ſa bhis e ac,
Gheibh ſinn mheud ſa ſhireas ſinn,
Mu bhis 'ur ſgilin pailt,
'S ged ſheaſa an fhilmairtin,
Gu 'm b'fheairde ſinn a bhlas ;

VI.

Tha blas is ſhear na 'n canal air,
'S gur milis e do ſhluagh,
'S toil le mnathain tighe e,
'S be 'n aidhir bhi ga luaidh,

B' fheair

B' fheaird iad ann ſa mhaduin e;
'N am carucha a 'n ſuain,
'S cha mhiſt iad thun an fheaſgair e,
O 'n bhis e äig Daon uails.

V.

Tha cuid diu theid ſa chuil leis,
An duil nach bi iad ris,
Cuid eile bhis gu morchuiſeach,
Sa theid gu bord le meas,
Ithidh iad an ſaſucha;
Gach tra mar bhis an gean,
'S cha daoir iad an am eiridh,
Na 'n te a bhis ga cleith.

VI.

Ma bhis breth no bangaid ann,
Theid lamh chuir air an ti,
'S math an ſeiſe ſhean-daoin e,
Ga 'n cumail ann am pris,
'Smath 'n ſeiſe do dhaoin oga e,
Bhis ag ol, airſon an cinn,
Mu bhis iad ſan tuiſlich,
Gu 'm fheaird iad cup an ti.

VII.

Bithidh e aig na tighearnan,
'S cha 'n iongantach ri luaidh,

E, bhi aig na bain tighearnan,
'S e bhi aig clann na tuath.
Bithidh e aig na h' uile neach,
Is urra chumail ſuas,
Gheibh ſibh e ged ſhireadh ſibh,
Gu hiomail an taohh-tuadh.

---

## ORAN DO 'N BHUNTATA.

Air fonn *Bean mo ghoil an ſpainteacn*

I.

Chunic ſinn roimhe ſo le failte,
Aran is caiſhe ga ſhaotin,
Cha 'n fhaith ſinn anis ach am buntata.
'S gur leir a bhla air 'ur n' eudain,
Thug e 'ur ſpionadh 's 'ur cli uain,
Is cha 'n ſhiach ſinn ann an caonaig,
'San bhitheas ſinn am foir na luatha,
Sinn ga ſhuathadh am fear ſaobach.

II.

'San bhis ſinn am foir na luatha,
Ga ſhuatha le cuaile fearna,
Ann an coga trod no tuaſaid,
Cha teid ſinn a bhuala namhaid.

Dh'fhag e croit oirn air 'ur cul-thaobh ;
A bhi rafgadh a bhuntata ;
'S cha 'n eil muilair ann fan dùich,
Nach guidh fgiurs air mac a mhath'r.

III.

Faobh, Faobh ars am buntata,
Co fo 's grail mi as an aodin,
'S cinte mi gu 'm be 'n trail e,
Ge be ait bheil e fan t' faoghal ;
'S mife am fear foghaintach gafta,
Thain a fafunn ris an fhaoilteach,
Bi mi tric air bord na 'n uailfin,
'S aig an tuath-cheairn bi mi daonan.

IV.

'S fhuraft aithneach air do phearfa,
Gur ann an fafunn bha do dhaoine.
Bha 'n fgribach ort bha thu carrach,
'S beag mo thlachd thu thigh'n an taobh fe,
Gabh mo chomhairl' 's theirig dhathigh ;
Ruig an taifeag 's gheibh thu faor e ;
Na mu dh'fhanas tu is tir fo.
'S cinnte mi gu 'n teid do phlaofga.

## ORAN DO THOMAIS DUFF.

### Le Luineag.

Fail il o ro, Thomais cha bheag oirn thu,
Fail il o ro, Thomais cha bheag oirn thu,
Fail il o ro, Thomais cha bheag oirn thu,
O 'n is duine coir thu ; tha 'n conidh a freaſdal duinn.

I.

Chuala mi bhi 'g innſe,
'San tirs ged tha mi ain-eolach,
Gur mioſail thu aig uailſin,
'S aig tuath bhis a ceanach uait,
Min chorca agus eorna,
Tha ſtor aige gun ghanacha,
Ga thoirt a mhuintir Bhaidaineach,
'S pairt dol a raineach dhiu.
Fail il o ro, &c,

II.

'N uair theid 'e an taobh ſhuas duinn,
'S tric an tuath a tarraing ris,
'Sa faineachd ris os 'n ioſal,
M' bheil lian agus braich agad,
Tha miſe ann am eigin ;
Tha pris na ſpreidh air lagacha,
Cha fhreaſdail iad mo mhal domh,
'S gur nar dhomh bhi ſadalach.
Fail il o ro, &c.

III.

'Sin 'n uair labhair Tomais,
Tha gu leoir aig bail agam,
Do gach ni ni ſta dhuit ;
Thig an tras 's gum faìth thu e,
Na bigh ort bonn iarguin,
Ann riagh cha d' teid a thaich ort,
Mu ſhreaſdlas tu 'n ſhil-martin ;
Cha 'n eil mo mhals a feitheamh air.
Fail il o ro, &c.

IV.

'Sin 'n uair thuirt am baideanach,
So mo lamh ſmo ghealla dhuit,
Na 'n tige an ſheilſraide,
Nach iar mi dail cho ſhada ort ;
Bi im agam is caiſe,
Ma bhis mi la'ir an latha ſin,
Is paidhidh mi air bord thu,
'S bi ſtòp ann mu 'n dealich ſinn.
Fail il o ro, &c.

V.

'N uair a thig an ſamhra,
Be manſachd bhi 'n taice riut,
Ann an caoille chluaine,
Ga buain mar a chleachd thu bhi,
'N uair bhis a chairt a 'g eiridh,
Gu 'n eigh thu ſna clachanan,

Iad th' in a ſtigh ga ruſga,
'S gu faith iad cunradh Bhadanan.
Fail il o ro, &c.

VI.

On tha 'n çonnadh gann,
Is an geamhra bhi bagairt oirn,
Gheibh ſinn uat ſan t' ſamhradh,
Na thiondas an taiteamh oirn,
Tha i baileach uiſail,
Bi taobhain is cabir ann,
Th'air liom gur mor a luach,
Seach an gual thig a Peairt thugin.
Fail il o ro, &c.

VII.

Cha b' ionnan thu ſa 'n caimbeulach,
Gheall domh air leith-chrun i,
'N uair thainig am a paidhe,
Thog e ceithir taſdain uam;
Mheall e mi am dhochas,
'Se barail choir a ghabh mi dhreth,
Mur bhi dhomh brath'r a mhath'r,
Gu 'n d' rinn mi dan na 's faide dha.
Fail il o ro, &c.

VIII.

Tha moran do 'd luchd eòlais,
Is ſonruichte gach brachadair,

Gur e Tom an eorna,
A dh' fheoiricheas neart aca :
Tha 'n tainm' ud feadh na tir ort,
Cha mhi-chliu 's cha mhaſladh e,
Tha pailteas ann ad ſhaighlean,
Is roinn tigh'n on mhachir dheth.
Fail il o ro, &c.

IX.

Ged nach d' fhuair thu ionſacha,
'S teanſgalach gramail thu,
Ris na bodich ghalta.
Ged thairne iad peana riut,
Cunntidh tu air h' intinn,
Gach ni ni thu cheannach uath,
'S paidhidh tu ga reir iad,
'S cha 'n eigh thu do ghearan riu.
Fail il o ro, &c.

X.

'S Duffach thu ra innſe,
San tir ſo tha fortanach,
Ged reic ſibh Bail 'n loin,
'Sa choir a bh' air treochari,
Chuir thu mach air riagh e,
'S tha m' bliadhna do ſtoc agad,
Na cheannacha iad le cheile,
'S na gabhte reir do choltich thu.
Fail il o ro, &c.

XI.

Tha do choltach ſuairce,
Meaſg uaislin gu 'n rachadh tu,
Le 'd bhoinaid is le 'd phiorbhuic,
Gu cirte mar a chleachd thu bhi,
Le 'd thriubhas mar a b' abhaiſt,
Sa charnaid na baſibh innt,
'S cha 'n iara tu air mudha,
Ged bhigh an Diubh'c ad chraicaireachd.
Fail il o ro, &c.

---

LUINEAG DO RAIBARD STIUBHARD UR ARD.

Fail il o ro iuru horo,
Fail il o ro iuru horo,
Fail il eile o bha ho,
Suntach aighireach slan gu 'm pill.

I.

Gum bu slan gu 'm pill an tarmun,
Ga math ga 'n tig cota ſcarlaid,
Eile ghrinn do bhreacan gaedhlach,
Boinaid cada is cocade ann.

II.

Thainig ſgeula thugin dathigh,
Gu 'n d' each thu uain ceum air aſtar,
'S iomad ogan treubhach gaſta,
Bhis a 'g eiridh leat ma d' bhratich..
Fail il o ro, &c.

III.

O gur tric mi gabhail ſgeula,
Is a fiſracha mu 'd dheibhin,
O 'n la chaidh tu do dh' eirin,
Caite an ſtada tu le 'd reiſmaid.
Fail il o ro, &c.

IV.

Tha iad 'g innſe dhomh gu 'm facas,
Sibh air tir an Gibraltar,
Na robh mi-ghean oirbh na airſneal,
Gus an tig ſibh tir am bretin.
Fail il o ro, &c.

V.

O 'n ſe ſgeul a tha' in an traſa,
Do chomiſain bhi ga ardach,
Tha do chinneach is do chairdean,
Ann a miſnich o' na dh'ſhas thu.
Fail il o ro, &c.

VI.

VI.

O na fhuair thu a bhi 'd chaibtain,
'S gu 'm bu dual duit e o d aitim,
Guidheam buaidh leat ann ſgach baiteal,
S cha chuir faobh'r na luaidh as duit.
Fail il o ro, &c.

VII.

Slan gu 'm pill thu as gach cuntart,
Muir is tir gu 'm bi ga 'd ullach,
'S bi do dhilſean ann an ſulas,
'N uair a chi iad thu an Urraird.
Fail il o ro, &c.

VIII.

'N uair a ſhuidheas tu ad aite,
San an ſin a thig do chairdean,
Thig Maiſtir Richardſon gu h'àrid.
Thig do phearichean 's do bhraithrean.
Fail il o ro, &c.

IX.

Thig na fiurain a bhis tlachdmhor,
C[illegible]l Stiubhard is Fonchaſtil,
Is bi 'n dùich ann an aiteas,
'N uair thig Raibard Stiubhard dhathigh.
Fail il o ro, &c.

X.

X.

Thig ſan am ſin thair a mhunadh,
Caibtain Sandi is Cloichfollich,
,Thig a maidſair ann ſa choinneamh,
S bithi do mhathair na lan ghaoireas.
Fail il o ro, &c.

XI.

Thig Diubhc Adhal ſa daoine uaiſle,
Chumail coineamh an Raonruari,
'N ua r a thig an t' ogan uaſal,
'S lionmhor fuil an Righ ri 'd ghuaiiibh.
Fail il o ro, &c.

XII.

Thig Bail-eachin mac an Righ leat,
Ann an pearſa 's ann an intinn,
Ann ſan eachdri bh' aig 'ur ſinnſreachd,
Gun do chleachd iad a bhi 'dileas.
Fail il o ro, &c.

XIII.

Thig no leoir a bhis gad fhiarich,
Corneal Leoid agus fear ſiorghlais,
B'ait leo co-luadh riu ſan t' sliabh thu,
Nam bhi leonadh an daimh riathaich.
Fail il o ro, &c.

XIV.

Thig Cabtain Robertſon a blar ann,
Maiſtir Stiubhard 's Tullich bheultain,
Cha 'n eil cuntas air do chairdean,
'S tha mo dhurachds mari cach dhuit.
Fail il o ro, &c.

---

ORAN SUGRIDH A RINNE, Air *Oidhch Ollaig.*

le Luineag.

Pog a nochd agus pog an rair,
Pog a nochd agus pog an rair,
Pog a nochd agus pog an rair,
'S mur faith ſinn an latha gu 'n gabh ſin an oidhch.

I.

Air nollaig 's air coineal 's air coineamh no dha,
Gur miſe bha deonach air coradh ri 'm ghradh,
Bha 'm eagul cho mor as gu 'm foluma cach,
Gu 'm b' iſe mo raighin 's cha 'n fhaithin am fath.
Pog a nochd, &c.

II.

Bi oigridh ghilean is nianan teann,
A tairing ri cheile, air feil, is gach am,

Ma bhis aice feudail, is ſpreidh air a ghleann,
Mo roighinſe cheilidh i fhein do na bh' ann.
Pog a nochd, &c.

III.

Ach comhairle a bheirin air caileagan og,
'N uair theid iad don ghleanan gu ban aireach bho,
Ged fhaic iad a tighin na gillean gu foil,
Nach toir iad dhoibh geola mur mair e ri 'm beo.
Pog a nochd, &c.

IV.

'N uair theid ſinn gu bainis, ſgu aighir ſgu ceol,
Sa thige na gillean bu grinne 's bu bhòich,
Bi lamh air an nighin gam bithe an ſtor,
Is iſe bha falamh cha 'n fhared am por,
Pog a nochd, &c.

V.

Thuirt an te a bha falamh cha 'n alla dhomh e,
Ged choſt mi na bh' agam, toirt ſealla dhomh fein,
Ri fauthal 's ri faim os ceaird e ni feum,
Sa mhaireas ri 'm bheo dhomh 's cha 'n or is cha
ſpreidh.
Pog a nochd, &c.

VI.

Ged tha mi gun tochra gun ſtochd air mo chul,
Ach coiſne mo lamh an ſna thaine do muin,

Mo

Mo chairdin gle laidir 's gach aite ann ſan duthaich,
'S fearr peighin is fortan no roſt agus cùin.
Pog a nochd, &c.

VII.

Th' air liomſa gur gorach, do dh' ogan fo 'n ghrein,
A thaogha ri leodag, ſa ſtoras ga mheud,
Gu 'm banſa liom ſolum is boichead na te,
'N uair thige i 'm chodhail gu 'm pogin a beul.
Pog a nochd, &c.

VIII.

Na 'm faice ſibh loingeas, a 'g aiſeag air chuan,
'N uair ſgaoileadh i h' aodach, gum b' eatrom a luath 's,
Na 'm fagadh a ghaodh i, mun d'fheud i bhi ſhuas,
Cha b'fhearr i ſan tuiſlich, na luidneach a chuain.
Pog a nochd, &c.

IX.

Combada eile a bheirin ſan am,
An loingeas is baricht theid thairis do'n Fhraing,
Aig miad a cuid aodich, ſe ſgaoilte ri crann,
Gur tric a chaidh bathadh ; is cach th'in a nall,
Pog a nochd, &c.

X.

Na 'm bigh iad gu 'm roighin ſi thaghain ſan am,
An te gam bi beuſan, ſa reir ſin mu laimh,

A Dh' fhuaidhe mo leine, fa bhreuga a chlann,
'S gun tugin toil-intinn fgach tim dhi ga cheann.
Pog a nochd, &c.

---

ORAN AN TOIR, AIR EICH A BH' AIR CHALL.

Le Luineag.

Hei o iri o ro thall,
Hei o iri o ro thall,
Hei o iri o ro thall,
'S mife bha 'm bhraflich, fna heich uam air chall.

I.

Chaidh mi la gailionn, ghlean agara mu thuath,
A dhiaruidh mo ghearrain, 'n coineamh an tuthaich,
Cur agus catha a ga' ail am chluafan,
Tarfin a mhunidh 's bu goimhail an uair fin.
Hei o iri o ro thall, &c.

II.

Chaidh mi fa mhadin mach braidh chinàldi,
Tarfaing a bhreachd-ruigh 'fgach leachduin a bairde,
Dh' fheuchain am faithin na gearrain gun fharfan,
'S cinte mur fhaithe bha 'n fhaidheir gam fhagail.
Hei o iri o ro thall, &c.

III.

III.

Bha mintinn a ſireadh orm pille an conuidh,
Eagul na gailionn, ſmi 'n talamh gun eolas,
Chithin gach ſearrach mar ghearrana mora,
'S bha ſneachda a ghluinne air ular gach conaird.
Hei o iri o ro thall, &c

IV.

Huile graidh mhunidh a chleachd bhi air fuarain,
Eidir leathad-eaſain is greis an taobh ſhuas da,
'G iaridh gu faſga, gach glaic agus bruaiche,
Dhinnſe ſin fein, gu 'n robh pèile le fuachd ann.
Hei o iri o ro thall, &c.

V.

Chaidh mi mach urrad gu mullach na faire,
Smaoinich mi tachdain, cia 'n rathid a thearnain,
Rainig mi Domhnul, ſe b' eolaich ſan aite;
Dh' fheuchain am faithin dad brathadh a b' fhe-
aird mi.
Hei o iri o ro thall, &c.

VI.

Chaidh mi mu fheaſgar amach air an ſgalan,
Shiubhail mi 'n leachduin, 's bha 'n ſneachda ro laidir
Braighe na dallich, bha catha caol laith'r ann,
'S miſe air ain-eol, 's cha 'n aithnichean aite.
Hei o iri o ro thall, &c.

VII.

Bha mi fo ſharran, mar thachair ſan uair ſin,
Maire chuir dhathigh, ſna gearrain, nach d'ſhuaras.
Chaill mi an ſhaidhir, 's cha bail liom air dhuais e,
'S cha chuntin mo ſhaothair, na 'n ſaoilin am bu-
anachd.

Hei o iri o ro thall, &c.

VIII.

Bha mi air fathaban 's b' fharſaing an taonach,
Thainig mi tarſuin air brai choire laoicheas,
Fhuair mi na gearrain an taice an aonaich,
Chaidh mi leo 'n acha is ghlac mi a h aon diu,

Hei o iri o ro thall, &c.

IX.

'N uair fhuair mi na gearran, bha maignc cho ea-trom,
'S nach ſhanin ſa nacha, ged ſhrachda iad m' aod-
ach,
Ghabh mi an rathad air 'm aithis le daighaid,
'N uair thainig mi dhathigh bha tach[illegible]n a dh' oich
ann.

Hei o iri o ro thall, &c.

## ORAN DO DHRUIMACHAOIN.

Air fonn *Coire-Cheathaich.*

I.

Beir uam soiridh, thun an aite,
San d' fhuair mi m' aracha is mi og,
Ged mhudh e abhaist, tha ruin gu bràth agam,
Do gach ailain a tha na choir,
B' iad sud na daoine, bha cridhail gaolach,
An Druimachaoin sgun a haon diu beo;
Ach mac Phadrig 's ged tha e lathair,
Cha 'n abhar ghaire, leis pairt gan seol.

II.

Bu bhòich tiarail a bhi san iosal,
San bigh na liath-chearcan feadh na 'n tom,
Cha tige siantan an ear no 'n iar oirn;
Ach frasa lionadh le biagh am fonn,
Bhigh pairt ga riarach, le cairdeas fialidh,
'S cha d' fhailing riamh orra min is pronn.
'S cha bhigh fiachan an ceann na bliadh'n orr.
Ach màl 's bu cialach iad ga chuir cruinn.

III.

Bhigh min is bainne an am an earrich,
Is bhi lamh air gearrain ga 'n cuir an èil,
Bhigh caoirich gheala le 'n uanibh meara,
Crodh-laoigh toirt barrachd ann air a chèil,

Bhigh ſcipe mheala an lios gach fear dhiu,
Le 'n gibte aineamh gan toirt ga cheil,
Cha bigh an ainnis a 's tir a fanachd,
'S gach ni bu mhaith leo bhi aca fein.

IV.

Cinnidh Cruinneachd, air ſrath na tire,
Bhis mu ſhil-michail, ga chuir gu fas,
Cha ſgeul o chach e, o chuir mo lamh e,
'San air is dàine a ni mi caint.
'S pòr tha luachmhor e, bhis aig uaiſlin,
Sa chuireas ſnuagh air gach duine a ghna,
'S ni Domh'l toiſeach dhuibh a cho duch,
Sàn ſa 'n druim-eorna a tha e thamh.

V.

Bu bhoidheach curidh, a bhi ſan dùthaich,
San bhi na pluireanan feadh na 'n tom,
Mar luidhean garaidh, gach ni a fas ann,
Da thaobh an ſhaſich na ſtrachda trom,
Gu molach liantach 's iad torail biachar,
Gu corrach grianach, fo ſgia na 'n tom,
Cho conard ioſal air ſrath an ſhior uiſg,
Le lointean lionmhora air gach taobh.

VI.

'N uair thig an Ollaig ſan bhigh a choinne,
Aig Gillean troma tigh'n thun a Bhaird,
Le ball is camag, a doi na 'n deanadh,
Is ſrutha ſallis a thige blar,

Gach fear air aghaidh gu chuir a thaoghal,
Bu mhor am meodhairne ris an la,
'N am na coinle bhigh nafg is caointhneas,
A meafg gach teaghlach a bha fan ait'.

VII.

B' uafal greanar di-luain an t' 's ainfail,
An fluagh le 'm bangaide ann fan fhonn ;
Gun fhuath gun ghanlas aig tuath ri maifter,
Gu fguaba thiondadh as an loin,
Ach fuairceas cainte a 'g òl an flainte,
Le ceol sle damhfa a thoga fonn,
'Si 'n tarring dubailte a thoga fùnt orr,
Is uifg ruidh ann air fiùcar pronn.

VIII.

San bhigh an t' aighir aig Gillean ura,
Dol ris na ftacan gle mhoch a fhealg,
Feadh bein-a-chualach, bhi greidhean ruagha,
Air gach fuaran a bha fan ait,
Da thaobh chuirn fhiaclaich bha fafga 's dian ac,
A tharuinge fios iad gu polla ba.
Sna 'n tige fiantin bhigh iad gu h iofal,
Air urlar fgriodag, is fios mun chàr,

IX.

Bhigh na leor dhiu da thaobh fe-chorridh,
'S o chul na froine a tighin a nall,
Bha 'n arois boidheach gu iad th' in beo ann,
Air meud an reota ga 'm bigh fan gheamh'r,

Bhi

Bhigh cuid diu tearna ſtigh coire laurin.
'S mu chul na n' carn, tha 'n taobh thall don mham,
'S gheibhte daonan, air ruigh-na-ſaorach,
Na h' aithin maola ſna laoigh ſa mhàidh.

X.

Mu lag ruigh-chapuil, bhigh iad gu pailt ann,
Da thaobh a bhacain, ſna glacaibh feoir,
Bha 'n taonach cas ac, gu direadh mach ris,
San their gach neach riom an diu gur ſgleo,
Iain og mac-chalum, na 'm bigh e mairinn,
Se bheireadh barrachd dhuibh air mo ſgeoil,
Threobh e longard 's bu mhor a thouna,
Bhi tric a ſealtuin air daimh na croic.

XI.

Ciod e an ſta dhomh a bhi ga innſe,
'S nach 'eil an t' ſhinnſearachd an diu a laith'r,
'S iad na caoirich a th' air gach aonach,
Aig na daoine a tha na 'n ait,
Le breith air eigin, a glaca cheile,
Mu ſhaltras feudail ac air cuid chaich,
'S on tha iad rointe an aghaidh cheile,
Cha 'n aobhar eibhnis leam dol na m' pairt.

ORAN

## ORAN NA 'M FINEACHAN GAEDHLACH.

I.

Tha mi 'm ſhuidhe aig ald-ouir,
Ga'il ſealidh air gach ſeol,
Rathad righ dol ſeach an dorus,
Bheir dhuin toileacha gu leoir;
Beinn-a-bhrachdi air 'ur cul-thaobh,
Is mur bigh i duinte an ceo,
Chìte ſealla thall aig Neu-broch,
'S gu beinn udlaman an fheoir.

II.

Ge be tharla air a binnain,
Dol a ſhireagh daimh na croic,
Chite tearnadh iad o 'n fhireach,
Coin is giilean air an toir,
Tearna ſtigh le bein-a-bhuirich,
'S fhad ſa bhis an Diubhc ſo beo,
'S math leis pailteas diu mo 'n cuairt da,
Eidir fuar-mhun 's neud an eoin.

III.

Dh'fheudin innſe dhuibh gun fhaoineachd,
Gu 'm bheil gaibhnean ann gu leor,
Dheana ealtuin, dhuinn no claidhean,
As an ſtailin a bhigh corr,

Chualas

Chualas, Aindreas Ferara,
Nach robh barr air riamh do 'n t'ſeors,
Tha-aguine na ſheaſas aite,
Ma bhis Dabhi fada beo.

IV.

Th'ur leam fhein gur coir dhuin teanſgal,
Agus ionſucha o'r n oig,
'S iad a bagairt oirn na Frangich,
'S iad gur ceanſucha gu 'n ſgoid,
Ach na 'm bi ſinn uile dileas,
Sa bhi ſirineach do Dheors,
Chite fuil air luchd ur mi-ruin,
'S chuire ſinn gu di am pòr.

V.

Tha ſinn laidir ann ſan uair ſo,
Mur dean cairdean ſluaigh ar leon,
'S o 'n tha Mamon air am buaire,
Tha m' fhuil air fuathacha ri 'n ſeol,
Th'ur leam gur gabhi dhoibh bhi ſmuaineach,
Ri lamh 'n uachdar fhaotin oirn,
Dol a choga ris a phàp,
'S iad fein a bhi a thamh ſan ròimh.

VI.

Th'ur leam fein gur ſona an taite,
M' faithear pairt ann do gach ſeort,
Min is bainne is buntata,
Im is caiſe na bu leior,

Far

Far am faithear bradan tarr-gheal,
Tigh'n o 'n fhairge le deagh ſheol,
Bhi ga ghlaca ann ſna lianta,
Dubhan, driamalach is ſnod.

VII.

Gheibh ſi 'n taon ni a tha feumail,
Chreideamh eiſteachd mar is còir,
Is an ſoiſgeul dhuibh ga leugha,
Toirt duibh leirſin air gu leoir,
'N uair bha Iacob ann ſan fhaſach,
Agus Laban air a thòir,
Chum a chreideamh e an airde,
'S cho d' fhuair namhaid tith'n na choir,

VIII.

Mar bha Shadrach agus Meſech,
Maile ri Abednego,
Chaidh an tilge ſan àmhuin theintich,
'S cha robh ceann no fuiltain dòit,
Cheann nach geile iad do dh' ioghail,
D' on righ is ga chuid ceoil,
'S ann a thug iad geil d' on ard righ,
Chum gun ſgallta iad 's gun leon.

IX.

Is ma leughas ſibh am piobal,
Is a mhineacha air choir,
Chi ſibh ann mar rinn an cipair,
A bha geile righ na gloir,

Bha

Bha Goliah mor ſe laidir,
Tigh'n gu Dabhi 's sleagh na dhorn,
'S bhuail e clach air ann ſan aodin,
'S chail a dhaoineſe an treoir.

X.

Gum bu ſhamhla ſin gu 'n eirich,
Do gach beiſt a tha ſan Fhraing,
Cha 'n 'eil ac ach iomha bhreige,
'N ſaoil ſibh 'n teid ſibh fo 'n command,
Suilean aca leis nach leir leo,
Agus beul as nach tig cainnt,
Cluaſan, aca tha gun chlaiſteachd,
Ciod e 'n ſta dhomh bhi ga chaint.

XI.

Eiridh fheara 's glacibh cruadal,
O 'n bu dual duibh 'e 'o 'r n oig,
'S bithidh ſgairtail 'n am buala,
'S cuiribh uaith gun chuntas lòid,
Bithidh 'ur taice agaibh ri 'r gualin,
'N uair a thig o thuath na ſeoid,
'S iad a ſgatha an cinn gu 'n guailean,
'S ruidh na ruaig air na bhis beo.

XII.

Eirigh Stiubhardich mo chinne,
Is iad air mhire gu dol ann,
Iarla Boid ann le chuid gillean,
'S iad cuir imain air an namh'd,

Iad mar leoghan nach gabh pille,
Ged a thige feachd na Fraing,
Chuid nach leonadh iad fan ionad,
Stròichde iad le ionairt lann.

XIII.

Eiridh Domhnullich a chruadail;
Long is leoghan fuas ri crann,
Fraoch na 'm bratich 's gu 'm be 'n fuaicheantas,
Sgolta chnuachd fa ghearadh chnamh,
Bithidh 'n targaid air an cruachin,
Claidh crùach aca na 'n laimh,
La bhlair a bha 'n raon-ruari,
Choifin buaidh air na bha ann.

XIV.

Eiridh fin leibh tighearna Sthruthain,
Thig o ghiubhfaichean nam bean,
Clach na bratich air a ghiulan,
Dhuibh cha churam 's e bhi ann,
Iad cho fgairtail an am rufga,
Lannan cuile ghearra chnamh;
Mar gu 'n fgathadh iad na fiurain,
Bhigh a Sputadh ann fa mhaidh.

XV.

Eiridh fin leibh clann an Toifich,
'S iomad feors a thig na 'n ceann
Sliochd a Ghobha chruim gu fonruicht,
'S Clan Mhic Iafain leo gun mheang;

Thig na Catanich le 'n cronan,
'S cha 'n e ſcrobadh a bhis ann ;
Gearradh uilt is fuil ga dòrta,
Gus an conſuich iad an Fhraing.

XVI.

Eiridh ſin leibh Clann a Mhuirich,
A fhuair urram ann ſgach camb,
'S iad mar Chaoilte no Co-chulun,
Gach aon duine dhiu bhis ann,
Iad a taomadh as gach gunna ;
Is co ulamh leis an lann.
Cheart cho ſolum air na builean,
Cuir na muineal diu ſna 'n ceann.

XVII.

Eiridh Friſailich na 'n geur-lann,
'S iad gu h eatrom ſuntach garg,
'S bi fear bhealadrum le reiſmaid,
Na chul ſgè aca gu dearbh,
Cha bhi duin aca ſo chreuchdan,
'S bi na reubalich dheth marbh,
Peilairin le dlùs an deirich,
'S iad mar eibhlin teith on bhalg.

XVIII.

Eiridh Camaronich gu fiamhach,
Is Loch-iall bi air an ceann.
Lannan, tana, glana, giara,
'S iad toirt grioſach air an namh,

Cha bu ſhugra dhoibh tigh'n ſiar air ;
'M fear is dàine riamh chaidh ann,
Thug e 'n ſgornan as le fhiacla,
'S chuir e crioch air ann ſan am.

XIX.

Eiridh Grigarich gun fhailin,
Tha iad laidir ann ſgach tir,
Ged a bha iad greis air chul,
Tha 'n ainm air uracha a ris,
'N uair a theanas iad ri cheile,
Grandich Spe bi air an ti,
Chuire feachd le neart a cheile,
'S dh'fhagadh reubalich na 'n ſin.

XX.

Eiridh Caimbeulich gu healamh,
'S bi Mac-Chailein air an ceann ;
Is an t' Iarla a tha 'm bealach ;
'S Loch-nan-ealla air a laimh,
Bi Loch-dochard 's Achaloinne,
Tigh'n nan coineamh thun a chaimb,
Glean-afalich is Glean-libhuin,
Chuire miltin diu nan deann.

XXI.

Thig Mac-Caonich 's thig Diubhc Gordan,
'S thig Cuilodair leo a nall,
Thig Mac-Lachlin 's thig na Leoidich,
Siſalich o chòir na 'm beann,

 Thig

Thig Mac-Dhughail ann le meodhairn,
'S achădaleagha na dheann,
Leis nà hoganich is treubhaich,
'Sa chuireadh Eirin fo chumànnd.

XXII.

Bith na Moirich leibh gun fhailin,
Tha iad laidir air bhur ti;
Eidir fo is bailebhàne,
Agus Facaland a 'm Fibh,
Mar ghabha fin is Tulich-bhardni,
Agus blar an cois na fri,
'S ealamh dheire iad le ghrafan,
Ge be la a thig an ftri.

XXIII.

Tha na Sùrlanich air eiridh;
Dol a dh'eirin an fan am,
'S cinte gu 'm toir iad buaidh-lărach,
Agus Samuel bhi nan ceann;
C' ait am faca fi fhiol adhamh,
Na thug barr air ann fan am,
'S cha b'fhada fheafadh iad na lathair,
Na 'm be claidhean a bhigh ann.

XXIV.

Thig Mac-an-Aba leibh le durachd,
'S a Cinalla bruchdidh nall,
H uile fear is fhearr ri chul thaobh,
'S thig Mac-Neachduid dun-da-ramh,

Thig Mac-Laomain as an traigh leibh,
'S cha 'n e failte a bhis ann,
Gus an leagar iad ſan Arich,
Is am blar a chuir gu cheann.

XXV.

Thig Mac-Aoidh le fheara troma,
Suntach bheir iad coineamh dhoibh,
Cnamhan, cinn, is cuirp ga 'm pronnadh,
Gaor a ſtealla 's fuil ga dort,
'S iad nach aoma' thaobh an droma,
Ruidh nan coineamh 's ac na 'n dorn,
Lannan rinebhirach nach ſealladh,
C'aite an tolladh iad am feoil.

XXVI.

Thig Clana-Leathuin leibh le mor-chuis,
'S cha bhi Hobron* air an ceann;
O na 's righail iad ra ſhloinne,
Fear na foille cha bhi ann;
'S moch a dheiridh iad mu latha,
'S gu 'm be 'n aidhir a dhol ann,
'N uair a thairne iad an claidhe,
Mire-chatha chuir gu cheann.

XXVII.

Eiridh Meinorich na h' Apuin,
Tha iad neart-mhor ann ſan uair,
'S gu 'm bu bhoidheach bhi gam faicin,
'N uair a bhigh am bratach ſuas,

 Tigh'n

* Who betrayed M'Lean at the Battle of Inverkeithing.

Tigh'n an ordu thun a chaiſtail,
Tha fo [illegible] na gaoidh tuath,
'N uair a [illegible] dh am baiteal,
Racha iad mar [illegible] ſuas.

XXVIII.

Thig Clann-Fhiunlai a bra-mhar leibh,
Bheireadh aireamh leo nach gann,
Le làn miſnich dol a dh' Eirin,
'S ged a b' ſheumail e do 'n Fhraing,
Tha iad fuileachdach gu creuchda,
Ullamh beumanach le 'n lann,
'S ged bhigh Buonaparte fein ann,
Chailleadh iad gu leir an ceann.

XXIX.

Tha na Feargaſanich, treubhach,
'S ealamh dheireadh iad ſa chuis,
Laidir neart-mhor feadh na halba ;
'S fad thug ſealbhachadh a chruin,
Tha iad uile dhiubh cho dileas,
'S gur toil-intinn leo duſg,
Sheaſa onair mar bu coir dhoibh,
Is Righ Deors bhi air an cul.

XXX.

Thig Cornel Butter libh o 'n ſhàs-choill,
Le fir laidir ſhuntach og,
'S goilte trupairin gu 'n ſailtean,
Leis na claidhibh bhi na 'n dorn,

Mar an reiseamaid dŭ ghaedhlach,
Latha bhlair bha 'm Fontenoi,
Choisin onair ann ga 'n righeachd,
Is ga 'n lineachibh ra 'm beo.

XXXI.

Eiridh Breaco Duff o thuath libh,
Le chuid uaislin a bra mharr,
'S fada chluinte sgal a phibe,
'S morthear Fibh e an taobh thall,
'N uair a chaidh e do dh' Eirin,
Se Sir Seumas rinn an call,
Cuid ga 'n spada is cuid gan reuba,
'S chuid a gheill diu a bhi 'n sas.

XXXII.

Ged a dh'fhag mi iad air dichuimh'n,
Pairt do 'n b' fhiach dhomh a chuir ann,
Tha iad laidir, neart-mhor lion-mhor,
Mheud sa chuir mi fios san am,
Tha 'n 'ur cabhlichin air chuantin,
Faithin buaidh orra sgach am,
Sa chuidh nach cuir iad ann san fhairge,
Na bigh an earbs a teachd nall.

ORAN

## ORAN GAOIL.

Air fonn *Tha 'n oidhch nochd gun ambras ſa 'n geambra ſada fuar.*

I.

'S OIRIDH ſlan do 'n mhaighdean,
Tha'in an raidh'r le ſoils am choir,
Chunig miſe boilſge dhi,
Mar dbaoimain laiſt an or,
Bu bhoidheach glan a haogas,
'S cha robh caochla air a ſeol,
Is thug i cup, am laimh dhomh ;
'S bha beatha ann ri ol.

II.

'N cupa ſin tha 'm laimhſe,
'San deoch ſlaint ann-Mhaoidean òg,
Oluidh mi gu ſundach i,
Gus an ruig mi grùnd ſa chorn,
Ma tha ea-cail ann am ſtamaig,
Na mi-ſhallaineachd am fheoil,
Fogri ſin o 'm chreubhaig e,
'S cha 'n eirich e ni ſmo.

III.

A righ gur iomad ioc-ſhlainte,
Th'air iadha ann ſa chup,
Gach coluin ann ſan teid e,
Cha 'n fhaicear iad ſo ſtuirt,

Fuadichidh

Fuadichidh e gach ea-cail,
Bhis a falbh feadh feithibh chuirp,
Mar ſin ni 'n iar mi leigh,
Fhad ſa mhaireas deur ſa chup.

IV.

Ach 's bochd a chuir an gaol rium,
Gun chaolich e mo chas,
Gun thanich e mo ghruaghean,
Gus an d'fhas mi duaichni glas,
Chaidh ſaighead gheur am chridhe,
Nach toir lithich air a hais,
Ach gur tu fhein an nian ſin,
Ga 'n dligheach a toirt as.

V.

Mur toir thu as gu luath i,
Mun teid i buan an ſas,
Their iad nach gabh i ſpiana,
Chraobh nach ſniomhar as a barr,
'N uair ſhineas i a geugan,
Bi freamh a dol ſan lar,
'S mar ſin gur fearr a gearra ſios,
Mun 'n teid a freamh an ſas.

VI.

Cha 'n fhaith mi tamh ſan latha leat,
Le fabhaban sle pramh,
M' aigne gach la air luaſgan,
Mar long ſa chuan gun traigh,

Tha

Tha ſaighdean geura buaireaſach,
Aig cuir mo thruaighe 'n aird,
Ach nis gu 'm faith mi fuaracha,
O 'n fhuair mi 'n cupſe am laimh.

VII.

'N uair a thig an oidhche,
'S am a dhaoine dol gu tamh,
'San domh fhein nach aoibhin e,
Cha ſaibhir dhomh mo phramh,
Bi deoir gu fraſach buailteach,
A tigh'n o 'm gruaidh air ſnamh,
'S gur tric a fhliuch mi chluaſag,
Gus an d'fhuarich i fo 'm cheann.

VIII.

'Se their gach neach a chi mi rium,
Am bheil do ghniomh ro ghoirt,
Na bheil do mhaiſtir dioltach ort,
'N uair dh'fhas do nial cho bochd,
A ghruagh a b' aiſt bhi liantach,
Air tolla ſios na slochd,
'S gur leir a bhla na deoir a chaill mi,
Bhi ga 'm faſg gu goirt.

IX.

Gur e a thuirt mo chairde riom,
'N uairt thàinic mi diluain,
'S bochd a chuir an tearrach riut,
Gur tana a dh'fhas do ghruaigh,

Mu bha di do ſhlainte ort,
C'ar ſon nach d' ain thu nuas,
Is gheibhe tu greis dhiamanais,
A' giaſgach air na puill.

X.

Cha ghabhainſe ri h iaſgach,
O nach lian a bhighe ann,
A gheallag a tha uamſa,
Tha i ſa chuan a ſnamh ;
Ged bhigh i 'n grund au aigail,
Na laidh air chlacha bàn,
Bheirinn as le 'm fhiacla i,
No dh' iocain airſon ſnaimh.

---

ORAN A RINNE DO THIGHEARN URRARD A DHEUG SA BHLIADHNA 1781.

I.

THA mulad tha mulad,
Lian mulad ro mhor mi,
Ged is eigin dhomh ſhulang,
Tha tuille ſa choir orm,
Mu 'm mhaiſtir mor priſail,
Bhi fo lithiche an conuidh,

Sa

'Sa Bhaintighearna chliutach,
'S tric a fuilean a dorta.

II.

'S tric a fuilean a dorta,
'S cha 'n fheorich do dhaoine,
Ciod e leith fgeul na baintighearn,
O na thainig na faoiltich ;
Sàr uachdaran cliutach,
Bhi gun furd air ach eatrom,
Deagh fheife na tuatha,
'S bu taice guaile do dhaon e.

III.

Bu taice guaile do dhaoin e,
'S mi dh' fheuda a raidhin,
'S cha 'n ann idir am bliadhna,
Rinn thu fhiachin do chairdeas,
Ach gach uair a bhigh feum oirn,
Bhi tu reidh ann 's gach cas duinn,
Bhi do litrichin dubailt,
Ann am phuidfe ann 's gach aite.

IV.

Ann am phuids ann fgach aite,
'S gnr e chraidh mi am bliadhna ;
Nach lamhaich thu 'm paipair,
'S nach ardich thu 'm fiach air,
Tha mo chairdean gle laidir,
Ann fgach ait ann fna crioche,

Ach ſe mhiadich mo mhulad,
Tighearn urrard bhi ioſal.

V.

Tighearn urrard bhi ioſal,
'S goirt an ſgial e ri raite,
'S tha miſe ga leugha,
Mar uan ſan treud 's e gun mhathair,
Ann ſgach alt air 'm bu bhoiche,
'N robh ſeol tigh'n an aird orm,
E' bhi niſe air mutha,
'S creach a dhùich no dha e.

VI.

'S creach a dhùich no dha e,
Tha mi 'g raite ri innſe,
Bha e, iochdmhor no bhaighail,
Bha e, arda na intinn,
Cha chuala mi bàrr air,
Ann 's a cheairne ſo 'n righeachd,
B' fhearr mios aig daoin uaisle,
'S aig tuath-cheairn na tìre.

VII.

'S aig tuath-cheairn na tìre,
'S iad a dh'innſe nach breug e,
Gur i ſo a bhliadhna,
Dh'fhag iargnich gu leir ſinn,
Aon mhile is ſeachd ciad ann,
Na 'm b'fhiach mi gu leugha,

Ceithir fichead ſa h' aon ann,
'S bithidh cuimh'n air an deigh ſo.

VIII.

'S bithidh cuimh'n air an deigh ſo,
'S goirt a lèus air an dùthaich,
Cha robh duin ann na 'n eigin,
Nam reiteacha cuiſe,
Cha 'n iaradh e paidhe,
'S cha 'n fhairde e dhiu e,
'S ann a bhigh e le ſolas,
Toirt ol, doibh a phuidſe.

IX.

Toirt ol, doibh a phuidſe,
Air chumhnant na reite,
'Sgeul dubhach ri ràite,
Thu bhi 'm blar fo na deibhibh,
Ann an toiſeach an raidhe,
O' chairich iad lein ort,
O 'n a chaochail thu abhaiſt,
'S tearc a chaoidh mo ghair eibhin.

X.

'S tearc a chaoidh mo ghair eibhin;
'S cha 'n eil feum dhomh bhi gearan,
H uile lath agus òiche,
Mar no h aoniche corrach,
Mar gu 'm bithin ga 'n dire,
Le ſtri mhoir am choluinn,

O na chaochail thu Sheumais,
Cha 'n 'eil feum dhomh bhi gearan.

XI.

Cha 'n 'eil feum dhomh bhi gearan,
'S bi e na eallich air mintinn,
Gus am faic mi a d' aite,
An tal ſo tha cintinn,
Ann an gaol ſann an abhachd,
Mar a b' abhaiſt ga 'r ſinns'reachd,
Deagh ſheiſe bhur cairdean,
'S gu brath cha bhi di oirbh.

---

ORAN DO CHORNAIL UILLEAM ROBERTSON LEOID,

A RINNE SA BHLIADHNA, 1791.

Air fonn *Na fala conſpoidach ga 'n ſuach'ntas cean an f heidh.*

I.

'S gach oidhche theid mi chadul,
Is gach madin ni mi gluaſt,
Gur tric thu tigh'n air maire,
Fhir is flathail e meaſg ſluaigh,

Gu 'm babhaiſt duit bhi mar' ruin,
Cumail cothrom ris an tuath,
'S cha bhigh ſinn ann an cun'art,
Air na gunnachan thoirt uainn.

II.

Cha bhigh ſinn ann an cunnart,
Bhi ga 'r ſummanadh an tràs,
Na 'n tige Cornail Uilleam,
Tha e, murrach air 'ur ſearn;
'N sàr dhuin uaſal urramach,
Ga 'm buineadh a bhi bàgh,
Is tha daoin' uaisle is cummainte,
A toirt gach urram dha.

III.

'S òg a fhuair thu 'n turram ſin,
'N uair bha thu 'd ghiullan og,
'S bha 'm Parlamaid cha ſiſrach,
Gu 'n robh miſneach aig do ſheors,
A choiſne buaidh le 'n claidh,
Is a thathaiche an còir,
Air mhiad 's ga 'n teach thair chuaintinn leibh,
Bha bhuaidh le Cornal Leoid.

IV.

Tha buaidh na dhà le barrantas,
Ri aithris ort air thus,
Na h armailte a b' ait leat bhi,
Bu taitnich ſealla ſùl,

Bhig

Bhigh cota gearr is breacain oirbh,
Am pleat ofcionn a ghlùinn,
Mar ri ofan na 'm ball cuimire,
Nach mileadh bheag da 'r lùs.

V.

Bu cuimir fibh nuair dheire fibh,
'N 'ar Reifeamaid air biàr,
Bhigh ite dhubh is peacaig,
Ofcionn bhur 'n aodin ard,
Bhur Cornal bhi gu maighdainail,
A faoneachd gach ni b'fhearr,
'S cha tige dad ri 'd fhaighd fheara,
Ged thige roinn ri cach.

VI.

Cha tige dad ri duin again,
'S tu murrach air 'ur cùl,
Cha chualas bàrr air Uileam,
O 'n chaidh urraird ann fan ùir,
Ma bhis e lathair 's duine e,
Bheir thugaine gach cuis ;
A chaile finn le cean fifrich,
'Sa tha nife aig an Diubhc:

VII.

Ach 's barail leum gu 'm fifrich thu,
Am bheil fithunn ann ad chòir,
Ma fe 's gu 'm bheil leig fios thugin,
'S bi 'n grigarach na 'n tòir,

Ach 's fhada lein o thrial thu uain ;
'S mi iarguinach gu leoir,
Ach gus am faic mi fiagh agaibh,
Ga riarucha an Leoid.

VIII.

San dè bha fgeula b' aite leum,
Ga aithris ac mun bhord,
Ged cha thu fhein air aftar uain,
Do theachdaireachd thi'n oirn,
Tha comas eilde is bradain,
'S Daimh chabar agus chrochd,
Air fhaotin ann ad Sheartaire,
'S cha leig thu as e 'd dheoin.

IX.

Th'ur leam fhein gur eibhin duin,
Gu leir thu th'in an nall,
O na tha do pharanda,
A lathair air do cheann.
Cha bhi bròn no iarguin oirn :
'S thig Siorghlais a nall,
Feadh Shlochd is ghlac bu mhianach leibh,
Bhi Fiaghach na 'n damh feang.

X.

Gur math thig an gunna dhuit,
A Dol a fhiubhal bheann,
Flafg fhudair a bhis inealt a,
'S beul miofair air a ceann,

Bi

Bi ſpor nach diulta aingeal,
Air a teannacha gu teann,
'S n uair bheana ſrad an fhudar ;
Gu 'm bigh ſtùr a fear na neang.

XI.

Th'ur leam fhein gur ſaſanda,
Bhur ti 'n dathigh mu thra nòn,
'S gu 'm faighte bèin ga 'n ſtraca,
'S coinlean ceir an las air bord ;
Bi fion ga ol le farum,
'S bi ealidh aig luchd ceoil,
'S gu 'm faighte ſin le caoimhneas,
Gach aon òidhch an caſtail Leoid.

---

ORAN DO DHITHIS DHAOIN UAISLE A CHAILLE ANN AN COGA NAN INSEAN AN EAR 1792.

Air fonn *Dun-bheigain bhi na ſhaſach.*

I.

Tha mulad mor ſan tim ſo orm,
Air indrigin am airne ;
Mu 'n ſgeul thain as na h inſean oirn,
Ga innſe ann ſgach gaſaid,

Gun

Gun d'fhuair 'ur daoine leona ann,
'S gun chaill finn chuid bu fonfricht,
A chaidh ann as m' eolas fe,
B' iad Cabtain Leoid is Padrig.

II.

Air chint tha 'n cairdean muladach,
Is doilich bhi ga naireamb,
Ga 'n iondrain a h uille la,
Bhis cruineacha nam fardich.
'N aite a bhi fulafach,
'Sa bhi toirt bail is cuireachan,
'San theid iad bas le mulad,
Mur dean Cornail Uileam fta dhoibh.

III.

Tha bhain-tighearna ro bhronach,
'S gun feol orra mar b'abhaift,
Cha 'n fheud i th'in a feomar,
Cha cheol a dheana fta dhi,
Cha 'n fhaic i ni bheir folas di,
Ged thig gach neach a cho-radh ri,
O 'n fhuair i fgeul na h oganan;
A leonadh ann fan àrich.

IV.

Cha nionadh leam ged bhithe i,
Gun chridhealas mar tha i,
Gur tric a fuil is fnidh orra,
'S cha ninis i do chach e,

Ge

Ge goirt an ſgeul ri cho-radh e,
Cha leaſich ſinn le 'r goruich e,
Bha 'm bas ud dhoibh air orducha,
Mun d'fhuair iad còt on tailſhear.

V.

Cha 'n ionadh leam ged fhaice ſibh,
Ma bhis ſibh fada a lathair,
Na bheil do dh'fhearun conſich ann,
A bhi aig Leoid gu aileas,
Cha' n ionadh leam na cuiſean ſin,
Bhi aca ſgu 'm be 'n duchas e,
'S na bheil ann deagh dhurachd dhoibh,
'S am ſiuran glan Iain Fail ann.

VI.

Chuala mi gun bhuidhin ſibh,
A chumaindeachd gu harda,
'Sma bhis mi lathair cluinidh mi,
Sheachd urrad bhi gur caramh,
Na chaidh thoirt uaibh le h ain-eolas,
Sraghruaidh is na bheil maille ris,
A chluain a bh'aig bhur ſeanair,
'S thug le h aimeadachd do chach i.

VII.

Ach 's iomad neach tha muladach,
Is doilich ann ſan tra ſo,
Tha Bain-tighearn Phroiſt Uileam ann,
Be h ulidhſe dhiu Padrig,

Tha

Tha Mis Mari cumainte,
Gun tamh orr ach ri tuireadan,
'S gur gann a ni i guth ri neach,
Sir chumh air ſon a bıath'r.

VIII.

Tha gach neach ma 'n cuairt duinn ann,
Don chuala an ſgeul craiteach,
'Tha 'n teaghlach tha 'n raon-ruari ann,
'San duibhſe bhuaine Padrig,
Gu 'n d'fhan iad ann ſna h Innſeachan,
A meaſg na th' ann do Nigairean,
Nach d'fhuair ſinn mar ri 'n dilſean iad,
Ga 'n cuir ſa chill a bail leinn.

IX.

B' fhearr leam fhein gu 'm faice ſinn,
Tigh'n dathigh na tha lathair,
Raibard Leoid chuir aiteas oirn,
Na Chaibtain air na Gaedhail,
Dh'fhogra e gach mulad uain,
'S bhigh ſoulas agus cuireachan.
Aig tighearna Leoid mar bhuine dha,
O 's duinne ann ſgach cas e.

GEARAN

GEARAIN LEIS AN UGHDAR DO DHUIN UASAL ARIDH SAN DUTHAIGH CHIONN NACH ROBH E FREAGRA A LITRICHEAN AIR DHA FEIN A BHI AN DUNEIDIN.

Le Luineag.

Hug o u rail o u, hug o u ro nail leibh,

I.

Beir an t'ſorridh ſo uamſa,
Do 'n tuath-cheairne dh'fhag mi,
Air gach taobh do raon-ruari,
'S tha mo luaidh air a Gharidair,
Hug o u, &c.

II.

Air gach taobh do raon-ruari,
'S tha mo luaidh air Gharidair,
'S nam bithin am ghruagich,
Gu 'n gluaiſin roimh chach leis.
Hug o u, &c.

III.

'S nam bithin am ghruagich,
Gu 'n gluaiſin roimh chach leis,
Cha togadh e tuaſaid,
Ach ſuaimhneas le gaire.
Hug o u, &c.

IV.

Cha togadh e tuaſaid,
Ach ſnaimhneas le gaire,
Agus Raibard Mac an Aba,
'S gu 'm b'ait leam bhi laimh ris,
Hug o u, &c.

V.

Agus Raibard Mac an Aba,
'S gu 'm b'ait leam bhi laimh ris,
Air an dail tha gu h ioſal,
Far am fiarich na gaedhail.
Hug o u, &c.

VI.

Air an dail tha gu h ioſal,
Far am fiarich na gaedhail,
Am bheil agad biadh dhuinn,
Tha ciocras mu 'r nairne.
Hug o u, &c.

VII.

Am bheil agad biadh dhuinn,
Tha ciocras mu 'r nairne,
Cha d'fhuair mi mo dhiotadh,
Ach diolaidh mi 'n tras air.
Hug o u, &c.

VIII.

Cha d'ſhuair mi mo dhiotadh,
Ach diolaidh mi 'n tras air,
'S tric a rinn e an liana,
'S nach 'd iar e bonn paidh
  Hug o u, &c.

IX.

'S tric a rinn e an liana,
'S nach 'd iar e bonn paidh,
Ann an com na fil-Michael,
'S mu thim na fil-ſraide,
  Hug o u, &c.

X.

Ann an com na fil-Michael,
Smu thim na fil-ſraide,
Gu 'n tige na tuathich,
Th'ar druimuachdair an tra ſin,
  Hug o u, &c.

XI.

Gu 'n tige na tuathich,
Th'ar drumuachdair an tra ſin,
Daoin ilse agus uailſe,
Bheire ſuaim air a ghaedhlic.
  Hug o u, &c.

XII.

Daoin ilſe agus uailſe,
Bheire ſuaim air a ghaedhlic,
Thig gu leoir thun na feile,
Cha 'n 'eil feum bi ga naireamh.
Hug o u, &c.

XIII.

Thig gu leoir thun na feile,
Cha 'n 'eil feum bhi ga naireamh,
Thig Uileam Mac Edaird,
'S thig Seumas Mac Phadrig.
Hug o u, &c.

XIV.

Thig Uileam Mac Edaird,
Thig Seumas Mac Phadrig,
Bi botol ga eigheach,
'Se b' fheumaile dha dhiu,
Hug o u, &c.

XV.

Bi botal ga eigheach,
'Se b'fheumaile dha dhiu,
'S bi muilt aig Mac Edaird,
Air an fheil a ni 'm paidhe.
Hug o u, &c.

XVI.

XVI.

'S bi muilt aig Mac Edaird,
Air an fheil a ni 'm paidhe,
'S cha ninnis mi m' bliadhna,
Dhuibh trian do na bail leam.
Hug o u, &c.

XVII.

'S cha ninnis mi 'm bliadhna,
Dhuibh trian do na bail leam,
S cha lagh mo chuis iarguin,
Nach do fgribh thu dhomh Gàfaid.
Hug o u, &c.

XVIII.

S cha lagh mo chuis iarguin,
Nach do fgribh thu dhomh Gàfaid,
A dhinnfe dhomh fgeula,
Co dheug no tha lathair.
Hug o u, &c.

XIX.

A dhinnfe dhomh fgeula,
Co dheug no tha lathair,
Beir mo fhoridh gu leir dhoibh,
S thoir te dhiu don mhanus.
Hug o u, &c.

XX.

Beir mo ſhoridh gu leir dhoibh,
'S thoir te dhiu do mhanus,
Agus innis gu 'n 'd each mi,
As a chleachda a b'abhaiſt.
Hug o u, &c.

XXI.

Agus innis gu 'n d' each mi,
As a chleachda a b' àbhaiſt,
'S cha 'n 'eil mi ſo churam,
Bhi dùna na pairce.
Hug o u, &c.

XXII.

'S cha 'n 'eil mi fo churam,
Bhi dùna na pairce,
Sm, 'n ſeomrichean gle ghlan,
Agus ſglèt air am braighe.
Hug o u, &c.

XXIII.

Smi 'n ſeomrichean gle ghlan,
Agus ſgièt air am braighe,
Soridh eile gun dichuimhain,
Leachd-an-ſgriodain gu 'm bhraith'r.
Hug o u, &c.

XXIV.

XXIV.

Soridh eile gun dichuimhain,
Leachd-an-fgriodain gum bhraith'r,
Ged nac h faic mi e 'm bliadhna,
Tha riaghailte laimh ris.

XXV.

Ged nach faic mi e 'm bliadhna,
Tha riaghailte laimh ris,
Ni cur agus cliadha,
Sa dhiolagh fhil-Martuin.
Hug o u, &c.

---

ORAN DO THUATH MHURLAGAN NUAIR DHAORICHE AM FEARUNN ORRA. 1786.

Air fonn *Wat ye wha I met yeftreen.*

I.

Chaidh mi latha 's tigh an dùn,
S chuala mi a chuac ann,
Bha i ann am barr na geige,
G' eifteachd ris na chluinne i,

Thuirt i ris an uiſaig chrìn,
Co a chi mi muidh an ſin,
Ach Domh'l Cuimaineach mar babhaiſt,
Cuir ri ſta gu cummainde.

II.

Chi mi 'n t' eildair an taobh ſhios,
'S gniomhach e 's cha b' uilear dha,
Mu ſa 'n dean e n aird am màl,
Cheithir aird ſa chunne ſinn,
Deich puind ſhaſanach tha e dha,
Do chnaimh mail 's cha b' uilear dha ;
Leith-cheud taſdan chuir na 'n deann,
Air ſon gach aon ni thuile ſin.

III.

Phadrig arſa domh'l bàn,
Tha ſinn ann cho cummainde,
'S ged a bhi ſinn aig a ghall,
'S gun alſucha aig duin agin,
Tha mo phaiſtinſe ro og,
'S gun treoir ac ni mo chuideacha,
Is tha thu fhein air dol an aois,
Is feuch an ſaoil thu 'm fuirich ſinn,

IV.

Labhair Sanndi air an cùl,
Gle fhiungantach ſgur duinail e,
Tha mis ann o 'n ſhad ſo dh'ùine,
Is luchd ſurd a thuil orm,

Cha 'n fhaca mi 's cha chualas ſgeul,
Ga leugha o 'n bu duine mi,
Air mheud 's ga cuire ſibh air chul,
Nach ſuige e is tuile ſin

V.

Thoirt Iain goubh bha mi la,
Gle laidir 's cha bu curi mi,
Dheanin turn mar thear a chach,
Is tailfhearachd a thuile ſin.
Thug mi d'eùchain do gach ſeol,
Bu bhoiche 's gun bhi ſtruidheas ach,
Sa niſe ged a tha mi li'ath,
Cha dean an riagh mo chuideacha.

VI.

M' fear a bh'ann ſan acha shios,
Thuirt e 's fior a thuirt thu,
Mur tig feartuin oirn gar diona,
'S diamhain duinn bhi fuireach ann,
Ann an ſtangibh pairce an loin,
Chaidh mo mhart boidheach cumalach,
'S bu bhrath air amhlan dhomh gu 'm bhord,
Na 'm bigh i beo mar bhuinne dhi.

VII.

Labhair Alaſtir mo ghaoil,
'S faoin leam caint gach duin agibh,
Bheir ſinn aran as le ſaothair,
Ni ſinn aol is ioma rud,

Dh'fheudte

Dh 'fheudte gu 'n tiondagha chuibhle,
Ged tha ſuim ga cumail ruinn,
Gheibh ſinn pailteas do 'n bhuntate,
Im is caiſe cuide ris.

VIII.

Fhuair ſinn daìl leig ann ſa mhàl,
Cha bhi 'n fheilMàrtin tuile oirn,
Gus an ſniomha ſinn an ſna,
Is bolla gràin chuir cuide ris,
Gach ni chinneas air an àite,
Pairt dheth chuir ga cuideacha,
'S fhad a bha ſinn air bheag màil,
'S gu brath cha bhi ſinn tuile ann.

---

ORAN DO 'N MHUSG.

Air fonn *Na Musgaid air alachaig*

I.

Chuir mi Mhuſgaid air alachaig,
M' ball arm an robh feum,
'N dèis a glana ſa huille,
Is a ſgùradh gu feum,

Bha

Bha ſpor thana gheur ùr int,
Nach diulte ri ſein,
Gus 'n tig naigheachd as ùr oirn,
Cha chuir mi ſtùr as a cre.

II.

Thug mi tamall as 'm oige,
Is be mo dheoin is mo mhiann,
A bhi 'g eiridh roimh latha,
A dh'fhaotin aighir ſan t' sliabh,
Ged a thilgin na heoin ann,
Cha robh 'n toireachd cho dian,
'N uair a chidhin fear croice,
Bha mi 'n toir air a bhian.

III.

Cha robh neach ann ſan duthaich,
Nach robh 'n dùil ann ſan am,
Nach tige oirn mudha,
'S nach bigh a chuis oirn cho teann,
Ach chi ſibh miſe le'r ſuilibh,
Gu 'n d'àm on chuirt oirn a nall,
Gu 'm feud maidheach a chàll,
Bhi tigh'n a raidh air 'ur ceann.

IV.

Ach air leamſa gur cearbach,
Do mhealgair mar mis,
Chleachd an ſineadh feadh Garalich,
'S nach feud am marbha ſan lios,

Ach

Ach mur bhi airſon farmaid,
Gu 'm b'fhearra dhomh bhi glic,
Na bhi feithamh air bronaig,
Ri òiche reot am bun pris.

V.

'N uair a thige a ghailionn,
Sa bhigh a ghealach na haird,
Sann an ſin bhigh an ealidh,
Aig gilibh bhaile ſo thall,
Dol na 'n deighidh gun churam,
Rinn iad diubhail is call;
Dhith iad uile an druim eorna,
Aig Domh'l Toiſeach gu hard.

VI.

Chuala mis aig ſeann daóine,
Gu 'n robh ſan Aonach's air chùl,
Na feidh air gach mullach,
Is comas gunna agus cù,
Aig gach oganach treubhach,
A dheana feum leis ſan uair,
Ach ſann a gheibh ſibh an aithris,
Aig Iain Mac Calum ſo ſhuas.

VII.

Thurt an duine 's e freagairt,
'N uair a leigin mo chu,
Sa ruiginn fe-chomhri,
Bha e coi-dheas co dhiu,

A rachuin

A rachuin ri bruagh,
Na cuir riu air an luib,
Ach cha 'n 'eil ſta' dhomh, bhi 'g innſe,
Ach rud a chi ſibh le 'r ſuil,

VIII.

Gheibhte ſin agus earaba,
Ann ſa gharalach ſo thall,
Coileach duth agus liath-chearc,
Gun ghain air iaſgach nan ald
Gheibhte toradh aig feudail,
Meas an gheuga na 'n crann,
'S cha be eagul an ùlu,
Bh'oirn mar churam ſan am.

IX.

O ſe ordu ùr maiſtir,
Chuir na 'r tamh ſinn an tràs,
'S math 's fiach dhuinne gèile,
Ni e fhein ſinn an aird ;
Ged nach d'fhuair ſinn na bèin,
Thoirt thun na feile dimairt,
Tha ùr caſbheairt an caona,
'S cha robh 'ur ſaoire an ait.

## ORAN DO DHOCTAIR STIUBHARD, ANN AM BAIL ÙR NAN GRANDACH.

Air fonn *Coire-Ceathkaich.*

I.

Sa Dhoctair Stiubhard gu 'm faic mi ſlan thu,
Stu nochd an cairdeas o 'n tra ſo 'n dĕ,
Bha mi nain-eol ann ſan àite,
Meaſg nan grandach air feadh Sthra Spè;
Rinn thu meolas riu an airde,
'S chuir iad an lamh ris na bh'ann am ſgè,
'S gheibh iad orain a bhitheas greanar,
'S ni oiche gheamhri chuir seach ga 'n leugh.

II.

'S math thig breacan ann an eile,
O ſcionn do ſhleiſte is gile dreach,
Oſain mheanabhallach, gheal is drearga
Mu 'n da chalapa is cruinne cas,
Cota ſgairlaid ; is boinaid 's beum as,
Is claidh geur an ad laimh nach tais,
Air thùs na feine, a bhi tu 'g eiridh,
A bhi ſo 'n eide gam bigh an ſmachd.

III.

Nam nan daoine a thional co-luadh,
Air an lòn am baile na 'n tom,
Slionmhor grandach ſan rang an ordu,
A ſheaſa corug ſa bhuidhne geal,

Bu bheag an curam an am dhoibh rufga,
Is Doctair Stiubhard air chul nan sònn,
'S cha tig na Frangich a chaoidh a nall oirn,
Sa 'n cinne grandach bhi air am bònn.

IV.

Cha d' each an diolaid air each mor frianach,
Na chuire fiamh ort ri uchd a bhlair,
Ceannard chiadan le 'd chàint ga 'n riaghla,
Sa bheire tiaruint iad as gach ait,
Na 'm bigh fan Ephaid na th'aig Sir Seumas,
Do Dhaoine trein air an cois 'n tras,
Cha bhigh an reifeamaid duth na h eigin,
Is be mo leir-chreach iad bhi fa chas.

V.

Cha b' ann o 'n fhàs-chaoil a thain an tarmun,
Ach meadhan gari a bailde meas;
An tabhal tla-mhor a bha air fas,
Sa ghart fnach taradh cach eile a fteach;
Do bhuaghan dubailt, cha luaidh 's cha tur mi,
Ach tha do ghiulan a toirt duit meas,
'S tha thu 'n trafa 's do chlaidhe tairuinte,
A cumail namhaid uain amach.

VI.

'N togan uafal a dh'fhas gu fuairce,
Gur iomad buaidh th'air nach eil air cach,
Se bheire fuafgla do neach an cruai-chas,
Ann fgach uair gus an tig am bàs,

† K Bi

Bi e gu caoimhnail a teachd ga 'm faoineachd,
A la fa dhòiche air fiamh a ghàir,
'S cha 'n 'eil maighdean ann fan oighreachd,
Nach fheuda oiche bhi air do fga.

VII.

Fhuair thu ceili tha boidheach ceutach,
Cha 'n fhaic mi h eugas fan taobh tuath,
Mar gu 'n tilgte i ann am moldair,
Tha i na sònn air na Mnaibhibh uails,
O chùl a cinn gu sàil a broige,
Is flabhridh òir a tigh'n as gach cluais,
Se 'n graine a baigfe do bhar na dèife,
Do ghrandich Spe as an d'each a buain.

---

ORAN AIR GEALLA POSAIDH:

Air fonn *The Flowers of Edinburgh.*

I.

Gur muladach ata mi,
On rinn mo chaileag m' aicheadh,
Cha mhi chliu ged is tar-chuis,
Tha 'n trafa ri luaidh,
Ged bha i fan t'feann nadur,
San robh a bhean a b'aillde,

'N

'N uair bha i ann ſa ghara,
Sa h'aileas dol uaip,
'N uair a bhriſt i 'n cunannta,
Bha gu daingean dubaillt,
Nach gabha e dhi mugha,
Na urucha a chaoidh,
'N uair bhuain i meas na geige,
Sa thug i è ga ceilidh,
Gun d'fhag ſud air bheag eibhnis,
I fhein is a clann.

II.

Mo mhaighdean bhorail bhoidheach,
Ga 'm bheil mi labhairt m' orain,
Gun tug mi greis as m oige,
Do 'm rùin duit gun fhaoill,
Gu 'n robh mi ann an dochas,
Nach mealladh tu le deoin mi,
'S do chridhe dhomh gun gho,
Ann an feolanibh grinn,
'N gealla thug thu 's tambra,
'N uair thug thu fhein do lamh dhomh,
'N diu bhi ga thionda,
Tha 'n tionſgal ud geur,
Ma tha do chogais re riut,
Cheann bhi deanamh èacoir,
Cha ruig thu leas bhi leugha,
Na 'g eiſteachd ri draoith.

III.

Ma tha do chogais ann an ſith riut,
Nach labhair thu gu ſibhalt,
'S gu 'n d' rinn mi dhuit a mhineach,
Le firinn gun bhreig,
Gach rann a bh'ann ſa Phibal,
A bha gn 'd chunnard innſe,
Air chòr ſgu 'm bi tu cinte,
Nach dibrin 's thu fein,
Cha ghealla e bha cearbach,
Cha d' each a ſhire a nan am moich,
Fhuair thu e gu dearbhte,
Gu ſaor 's do thoil fein,
Ach 's gealla e, bha diombair,
Is cha do ſhir ſinn ſgribhe,
Ur cruidhfhear bha na fhianais,
Ga 'n ſtriochd ſinn gu leir.

IV.

Ach 's faſan dona gorach,
A tha aig moran oigre,
Bhi toirt an gealla poſidh,
Le dochas ga chèil,
Mar ſin ſa thachair dhomhſa,
Le cailaig eatrom ghorich,
'N uair thug i mionnan ſonricht'
Le deoin ſa lamh fein,
Nach treige i gu brath mi,
Ach gus an ſgara bàs ſinn,

Sna 'n dianuinfe ife aich'eadh,
Bha 'm failine orm fhein,
Cha chunnt mi ach mar ainmhi,
Aon bheir a ghealla a nan moich,
Sa chridhe mar an ailibhin,*
Nach tionda na dheidh.

---

ORAN GAOIL.

Air fonn *Nian fir gheambail.*

I.

Moch fa mhaduin air mo leaba,
'S airs nealach mo dhufga,
'S mi bhi faicin ann an aifling,
Ribhin ghafta chul-donn,
Do fhlios mar fhneachda 's deud mar chailce,
Beulan meachair cubhri,
Se meud do mhais a rinn mo ghlac,
Sa las mo chri le ruin duit.

II.

Mhaighdean og ftu rinn mo leon,
Cha bhi mi buan as teug'ais,



* Flint.

Air aghaidh feoir cha 'n fhaith ri d' bheo,
Gill og bheir barrachd fpeis duit,
Sann chaochail dhomhfa caint do bheoil,
Mar chaochleas neoil fna fpeura,
Mar bhàt air chuan 's e teiche uam;
Se thug dhomh fuath na eirig.

III.

Malluchd le durachd don mhnaidh-ghluine,
Nach 'd mhuch ann fa chuil og mi,
Mun 'd fhuair mi iul nó feala sùl,
Gun tug mi ruin o moig dhuit;
'N diu ma dhiubhail, bhi gam dhiulte,
Sin a chiùr fa leon mi,
'S tinn mi 's mi flan, gun dearg gun bhàn,
Cuimhneach pairt do 'm ghòrich.

IV.

Pairt do 'm ghorich rinn mo leon,
O 'n bha mi òg 's mi 'm planta,
Air bheag ceile, gun mhaoin reufain
Gun dad a ghèuraid cainte,
Tha teine gaoil air feadh mo chleibh,
Na fhaighde geur a tionda,
Se meud mo fpeis duit 's fuath na eirig,
Ghreas gu hèug fan am mi.

V.

Se mheudaich bron, fa laoghdaich fòlas,
Meud mo dheoin's air t'fhaotin,

Se

Se dhuth mo ghruaidh ſa ſgath mo ghruag,
Sa chaochail ſnuagh fir m' eugais,
Gur tric na deoir o 'm ſhuil gum bhroig,
'S le du-bhròn cha leir dhomh,
Mo chri ſa phlóſgail air a lot,
Aig meud mo thlachd 's mo ſpeis duit.

VI.

Se meud na ſpeis a thug mi fhein duit,
Ann an cèitain m òige,
Chlaon gu leir, a choir gu h eacoir,
O cheol gu h eiſlain domh 's e,
Mar chloich 's i cruinn na ruidh le gleann,
Bha miſe am dheann gu 'm dhorin.
O mhaduin ſhubhach 's feaſgar dubhach,
Dhomh bhi cnmha leodaig.

VII.

Se cumha leodag rinn mo leon,
O 'n bha mi og 's mi 'm phaiſte,
Sa chaoidh cha deoin leam gun do phoſa,
Air ſon ſtoir na ailis,
An gaol a thug mi dhuit o m oige,
Am dheoin cha dean mi aich'eadh,
Ged a bhi tu as do leine,
Cha deanin fhein bonn tair ort.

VIII.

Mar theine brais, ri aonach cas,
Ga 'n amhla an teas tha 'm ſheoilſe,

Sa

Sa ghaoth ga ſheide ris na ſleibhte,
Sam faobh na dheigh du-roiſte,
Mar amhla tha mo chridhe fhein,
'S mo ſmior na dheidh mur mhoine,
'S mar ſgath an teinne am barr dheth'n fhraoch,
Gun ſgath an gaol an fheoil diom.

IX.

Ge b' ing an cuan gu iomal traigh,
San talamh ban na phaipair,
'N cruinne bhi na bhord gu ſgribh,
Chuir ghniomhara an ordu,
Gach creudair riamh a ghin o Eubh,
A bhi na 'n cleirich ſheolta,
Bu gann doibh innſe trian na ſpeis,
A thug mi fhein do Leodaig.

---

ORAN DO SHEUMAS DOMHNULACH, GHARIDAIR, RAON-RUARI.

Air fonn *O 's fada gur fada 's cian fada gu leoir.*

I.

SANN tha 'n toganach ſuairce,
'N raon-ruari an tras,
Na fhear baile ſna thuathnach,
Is na bhuachaile bha.

Cha

Cha 'n 'eil ni bhis ma 'n cuairt da,
Gu 'n ruigeas ruaradh a chail,
Nach dean Seumas gun ghruaman,
Gun ann luaidh thoirt air cach.

II.

Ma bhis neach ann a feorich,
Co an feort ga 'm bheil e,
Tha e dh'fhir-fhuil chlann Domhnúil,
'S tric a chòn finn ri 'r feum,
Fhuair e àruch as oige,
Ann an Leoid ris an fpreidh,
'S thug 'm fhear cinne 's am blar e,
Gu bhi na gharidair trèunt.

III.

'S math tha 'n lios ann an ordu,
Leis gach feort ata ann,
Na fhraide cho boidheach,
Le aile ròs agus miònt,
Iomad aileagan boidheach,
A bheire folas fan am,
Do na Bain-tighearn an oga,
Ga chuir ri 'n froin as an laimh.

IV.

'S gu 'm bu bhoidheach do dh'uaiflin,
Bhi dol fuas air an t'fraid,
Ann an aite cho curidh,
'S e air plura gu bhar,

Croinne

Croinne mheala is ubhlan,
Agus plumbis gu hard,
Miann gach neach a bheir ſuil air,
Bhi caithe 'n ùin air a ſga.

V.

Se mo bharail an ogan,
Nach eil go ann na beud,
Mur dean braileachd na h oige,
A chuir an ſpors roi cheil,
'S iomad nianag ghlan bhoidheach,
Bha 'n cill-mu-bheonaig an de,
Bheire geibht ge bé 'n tòr e,
Chionn bhi poist ris on chleir.

VI.

Tha gu leoir dhiu ma 'n cuairt duinn,
'S iad a ſmuaineach gach la,
Mur dean Seumas dhoibh fuaſgla,
Gur i ſo uair thig am bas.
Ged nach bi mi ga luaidh dhuibh,
'S tric mi ſmuaineach gach tra,
Gu 'm bheil triblaid an dual doibh,
Le meud ſa fhuair e ga 'n gragh.

VII.

Ach ma nithear leat ceangal,
Is dol am bannuibh ri te,
'S gu 'm faga tu Anna,
Bi ſi fo ſmalan ad dheigh,

Aig feothas a nadair,
Theid iad dan air gu leir,
'S e bhi huile fil-Martin,
Dubla n' airde an reigh.

VIII.

'S na 'n cluinnin do bhainis,
Sa bhi tionala ſloigh,
Ann am faſan, na ducha,
Gu tigh grudair no ceoil,
Gu 'n coſtinſe crùn ris,
Is paidhir dhubailte bhròg,
Cheann gu 'm faicin e puiſte,
Ri te don triuir a tha 'n Leoid.

---

## ORAN DO SHEONAID NIC LACHLUIN.

Air fonn *Eoghin duith mhic an Toiſich.*

I.

'S IOMAD neach a tha 'n traſa,
Ris a ghaedhlic, a feuchain,
Chuir mac Coinich an aird i,
'S fhuair ſinn pairt di ga leugha,

Bha

Bha ſinn toileach a phaidhe;
Is gu 'm b'aridh e fein air,
'S cha robh Raibard aig baile,
'S chuir ſin nar cabhaig gu leir ſinn.

II.

Gum bu slan air a ghruagich,
Chaidh uaine air aſtar,
'N uair a ghannich an ſtoras,
Gun 'd each ſeonaid air thapa,
Cha robh iſe cearbach,
Ghleidh i airgiod gun airceas,
Ge be fear a ni buannachd,
Tha e ſuas an am bheachdſa.

III.

Ann am bheachdſa tha nianag,
Air a liana le folum,
Ni i fuathal air anard,
'S ni i banarach bho dha,
Tha i deas thun na buana,
Bhigh i ſuas mar ri Domhnul,
'S ged bhi cach air an deire,
Bhigh iadſa ceilaireah ceolar.

IV.

'S mor a cliu aig a maiſtir,
'S aig gach ann neach na taice,
Sann ſan dail an Raon-ruari,
A tha ghruagach ri ſhaicſinn,

Sa 'm bi tathaich na 'n uaislin,
Agus tuath-cheairne thlachdmhor,
Gheibhte furan ſan t'ſeomar,
Sam bigh Seonaid Nic Lachlin,

V.

Cha 'n iongna na gillean,
Bhi ſgillin 's tigh oſta,
Nam ga 'il an rathid,
Sa bhi faithin nan oran,
Thaine nall o Mhac Coinnich,
'S gu 'm bu toil linn an ceol ſin,
Cha do choſd e ach leith-chrùn,
'S cha d' thugain ſeachad air òr e,

VI.

'S na 'm bithin 'm fhear facail,
Chuire blas air a leugha,
Gur cinteach gur taitneach,
I ri faicſinn na h eidi,
Tha i cumadail dealbhach,
'S i na ſearanda gle mhath,
'N uair a theid i do 'n t'ſearmaid,
Bith luchd airgid an deigh oir.

VII.

Ach cha dean mi do dhinnſe,
Air an nianaig bha tapidh,
Ach gur nian i 'n fhilair,
Tha 'n tigh na h innſe an ceart uair.

An taobh eile ga ſeorſa,
Chloinn an Toiſich na 'm bratach,
Bha iad righail a Thearlach,
Ged bha graiſg a cuir as dhoibh.

VIII.

Tha i ceanalte ſuairce,
Tha i buaghail, 's i beuſach,
Tha i boidheach ſi barricht,
Cha 'n 'eil cròn orr 's leir dhomh,
Suil a mhealla na 'n gillean,
'S mor tha ghrinneas le ceill int,
Slionmhor oganach barricht,
Tha air nian Alaſtir deidhail.

---

ORAN DO DHUGH'L STIUBHARD AM PEAIRT,

Am fonn *A Chomuin Righail ruinich.*

I.

Gu 'm bu ſlan an ogan,
A chomhlich mi am blàr,
Lan miſnich agus foluim,
Lan gliocais agus eolais,

Tha tuig 's aige th'ar moran,
'S e ſonruichte le gragh,
Ann am ſuran 's math gu chumail,
Ri duine bhuineas da.

II.

'S math b' aithne dhomh do ſheorta,
'N uair bha mi og, 's mi 'm phaiſt,
B' iad ſud na daoine coire,
Aig an robh maoin is ſtoras,
Bha daonan rud na 'm pòca,
'S gu leoir ga thoirt do chach,
Mu ſa mairean thu, gu 'n oighrich,
Thu air ſtaighle chaich.

III.

Siomad latha ſocareach,
Bha 'n Tulach-croſg a thamh,
Do ſheanair is do ſhinſearachd,
Is tha gu leòir do 'd dhilſean ann,
Fir oga agus nianagan,
'S bu mhiann leam tigh'n na 'n ceann,
Gheibhte cuire ann gu dinair,
'S ſilaireachd is dàmh 's.

IV.

O na ſhuair thu ionſucha,
Le tionſgal agus tùr,
'S gu d' each thu thun no mach-thirach,
'S gu bheil thu nis a ſantuin ann,

Fhuair thu rud a leanas rùit,
Le beannuchd na tha 'd dhùich,
Bhi ſan onair mar bu coir dhuit,
'S storas air do chùl.

V.

Nach feuch an taogh thu cèilidh
'S ged robh a ſpreidh air chall,
Na ſeall uire ſan aodainn,
Le gruaim airſon an t' ſaoghail,
Ma bhis aice ſaolum,
Bi daonan rud na laimh,
'S i mar mheangan dhuit ri luba,
Umhla ann 's gach am.

VI.

Be ſin an sàr dhuin-uaſal,
Meaſg uaiſlin air an t'ſraid,
Ged thige tu ma 'n cuairt da,
Cha ſealladh e le gruaim ort,
Se dh'fhiſruiche do chruai-chas,
Sa bhuanuichde do chàs,
'S ealamh ſheaſadh e ri d' ghualin,
San tuaſaid no ſan ſpairn.

VII.

Th'ar leam ſhein gur èreachdail,
Do Sheithir bhi ri d' chùl,
Gearrain 'ura thairne i,
Sa bhuidhne cliu 's nach failine.

O 'n tha thu 'm Peairt an trafa,
Gun arduich e do chliu,
'N uair a theid thu thun na fraide,
Fairdidh iad co thu.

## VIII.

Sar mharcuich na 'n each funtach,
Se Dugh'l tha mi radh,
An Stiubhardach glan direach,
A thàine dh'fhuil nan Righre,
Bha tri cheud bliadhna do fhichiad is a tri ann,
Ged chaidh an linn air chall.
Ach 's feumail dhuinn bhi uile dileas,
Do 'n Righ a tha na 'n ait.

## IX.

'N taobh eile a thabbh do mhath'r,
Bu nadurra do fheors,
Domhnullich a chruadail,
Ga 'm bigh an fhian fhuil uaibhreach,
Na fruthana mu 'd ghuailibh,
Co uafal ris an òr.
'S ga 'm bi long is leog'n 's bradan,
'S racha grad air thoir.

ORAN DO DOMHNUL MAC GLAISAIN, MAISTIR CHAITHRUICHE, 'N DUNEIDIN.

Air fonn *Eoghain Duibh mhic an Toisich.*

I.

'S IOMA gille glan gaedhealach,
Tha air ſraide Dhuneidin,
Fada fada on 'n aite,
An d' each an arach gu ſpeiſail,
Cha bhi cun'art gu brath orr,
Tha iad laidir le chèile,
'S ged a thig orra failin,
Tha fear na 'm pairt a ni feum dhoibh.

II.

Tha fear ma 'm pairt a ni feum dhoibh,
'S na 'n eighte e na Chaibtain,
'S gu 'm bigh aige reiſmaid,
Rachuin aoibhneach fo bhratuich,
Tha e murrach 's e deonach,
'S iomad oganach tapidh,
Air na bhuilich e cota,
Is tha gu leoir aig an taſguidh.

III.

Tha gu leoir aig an taſguidh,
'S gheibhte aiteas gun ghruaman,
Air Domhnul Mac Glaiſain,
Ga 'm bheil aigne duin uaſil,

Sheaſas

Sheafas duinail le chairdean,
Tha e laidir ri 'n gualin,
Treincumadail smachdail,
'S air thus feachda bhigh buaidh leis.

IV.

Air thus feachda bhigh buaidh leis,
Nam tuasaid no iomairt,
San le Domhnull a dheire,
A chòir fhein do na gillean,
Rachadh ullamh na 'n eidi;
'S nach geileadh le giorag,
Sa fheasa buaidh-larich,
'S Domh'l bàn bhi san ionad.

V.

Domh'l bàn bhi san ionad,
Tha e cinnadail cairdail,
'S ioma gille bochd falamh,
Thug e gu aran 's gu aite,
A thug greis air an t-suiste,
Greis air giulan luchd chapa,
Sa tha 'n diu an Duneidin,
'S tighean sglete toirt mail dhoibh.

VI.

Tighean sglete toirt mail dhoibh,
Thaobh do mhath'r bu dual duit,
Gu 'n racha tu dana,
Air do namhad a bhuala,

Tha tigh Fàſidh ro lamhchuir,
Sa 'm fuil bla ann ad Ghuailibh,
Ann an aite bhi 'd chaſan,
San a las i ad ghruaidhean.

VII.

Sann a las i ad ghruaidhean,
'S tha do bhuaghan cho minic,
'S nach urrain mi 'n aireamh,
Ged a tha mi ga 'n ſireadh,
Ach nam faicin do cheilidh,
Ann ad ſge mar a thige,
Gu 'n oluin air ſlainte,
Deagh mhaiſtir na 'n gillean.

VIII.

Tha na gillean ud greanar,
'S tha iad tionſgalach treubhach,
Cuir mun ſeach ann ſa gheambra,
Na thig gu 'n laimh ma bhis eis orr,
Chuire gearrain an crann dhoibh,
Is air ghleantibh dhoibh feudail,
H uile neach leis an ànns e,
So deoch-slaint ſir nan ſeidhair.

## CUMHA DHEORSA MHÌNN, EUNADAIR, MHORAIR MHEADHANI.

Air fonn *Nach mairin thu slan Eoghain oig.*

I.

A Righ gur muladach tha mi,
Ma dheibhin an armuin,
Chaidh ſeachad an traſa,
Air ghiulan na 'n cairdin,
Dh'fhag dubhach, gu brath iad,
Fhad ſa bhis iad a lathair,
Gun a chaille, thu t'aileagan og,
Gun a chaille, &c.

II.

Bu tu 'n t eunadair ullamh,
Cho math riamh ſ ghlac gunna,
Dhol a Dh' fhiaghach an mhunadh,
Gheibhte liath-chearc is tunnag,
Eoin riathach, is dhutha,
Agus fiagh as a mhullach,
Sionnach liath bhigh a fuireach ſan ſhroig,
Sionnach liath, &c.

III.

Feudidh eunach an t'sleibhidh,
Is na daimh, is na h eildean,
Iaſg aibhne a reir ſin,
Is na mara le cheile,

A bhi

A bhi graunn an eibhneas,
Cha 'n eil tathuich, na 'n deighſe,
O nach mairean ſgu 'n d' eug thu a Dheors,
O nach mairean, &c.

IV.

'S geul gun fhuras do 'd chairdean,
Sa dh'fhag dubhach do mhathair,
Gu 'n d'eacha do bhatha,
Ann am meadhon an t' ſamhridh,
La ſoilair air Amain,
'S bhi dol an coinneamh, rid adhlag,
'S ga 'd ghiulan do bhlar chum na foid,
Ga 'd ghiulan, &c.

V.

Tha t athair lan iarguin,
'S e gach latha air liatha,
O na chual e an ſgiala.
Thug e nuas e cho ioſal,
Cha chadul dha, 'm bliadhna ;
Ach a ſmuaineach 's gur fior e,
Co a th' aca a lianadh do chòt,
Co a th'aca, &c.

VI.

Tha do bhraithrean fo eislain,
Air an ſgara mu 'd dheibhin,
Thaine Domhnach a Duneidin,
'N uair a chual e an ſgeula,

Air

Air each luath 's e na reiſibh,
Cha do bhuanuichd e 'n deigh ſin,
Ach ga d' chumha gun fheum dha le deoir,
Ach ga 'd, &c.

VII.

Tha do pheathruichean deurach,
H uile latha mu 'd dheibhin,
Cha 'n iongnadh dhoibh fein ſin,
Guala thaic dheana feum dhoibh,
C' aite am faice iad 'teugas,
Latha clachain no feile,
Fear bu ſgaìrtaile ceum air an toir,
Fear bu, &c.

VIII.

Tha do mhaiſtir fo ghruaman,
e gad t' iontraichin uaithe,
orair meadhoni uaſal,
a 'n robh caidhnuich uaibhreach,
gus tathuich dhaoin uaisle,
had ſa bha thu ma 'n cuairt da,
heibhte ſithean air fuairead an reot,
Gheibhte, &c.

IX.

ha do chinneach dheth cràiteach,
iad ſin Minnuich a bhraighe,
huair iad pille nach fheaird iad,
hu bhi dhith air an aireamh,

'N uair

'N uair a bhig iad ſan ard-bheinn,
Na 'm bithe tu 'm pairt riu,
Gheibhte ſithean gun fhailin na 'n coir,,
Gheibhte, &c.

X.

'S iomad nianag ghlan ſhuairce ;
A bha ſpianadh a cuailain,
'N la thiolaigte uain thu,
Nach iara ſan uair ſin,
Ach bhi ſinte ſan uaigh riut,
Gar an d'fheud iad do bhuanachd,
Ga 'n robh crobh-laoigh air am buaile gu leor,
Ga 'n robh, &c,

XI.

'S ioma duin tha ga 'd iontruin,
Eidir Bruthair is Fhiondair,
Do na chunnic thu 'd ſhlainte,
Cha bu ſgrubaire teann thu,
Bha thu furanach greannar,
Deas cumadail glannta,
O 'd mhullach gu tionda do bhroig,
O 'd mhullach, &c.

XII.

Tha do chombanuich 'g raite,
Gur beag an ſolas do 'n bhraighe,
O 'n thug an tonn uape an tarmun,
A bha gu combanta brathrail.

A dheanadh toll air fear craice,
'S iad ann geall air bhi 'm pairt riut,
'S dheire fonn orra ri gaire do bheoil,
'S dheire ſonn, &c.

XIII.

Niſe ſguiream gad innſeadh,
O 'na 's duin thu cha dhi oirn,
Se na tha'guin thoilintinn,
Gu 'n d'fhuaras ſan tim thu,
Gu 'd chuir mar ris na dillſean,
Bha thu faraſta fir-ghlic,
Foineamh tlachdmhor, deas ſineannte og,
Foineamh, &c.

XIV.

Tha ſinn niſe mu 'd dheibhin,
Mar gu 'm briſeadh na teudan,
'N uair bhigh an fhidheal ga gleuſa,
A uile neach a thug ſpeis duit,
'N ceol is binne air an treigſin,
'S bha car agam fhein riut,
'S cha dean bruidhean dad feum dhuinn ach bron,
'S cha dean, &c.

## CUMHA EOIN ROBERTSON, A BHATHADH AIG MUILIN-AN-EARNA.

Air fonn *Aird-rainnich an toitail.*

I.

Righ gur muladach tha mi,
Mu dheibhin an Armuin,
A bha thamh Muilin-nearna,
Gur e ſgeula do Bhathuidh,
A thainig gu d' chairdean,
'N uair a ſhaoil iad thu 'n tra ſin bhi 'd ſhlainte,
'N uair a ſhaoil, &c.

II.

'N uair a chaidh thu ſan adhadh,
Si a chairt a rinn t' ſhailig,
Bha ſruth brais ann ro laidir,
'S e air atadh, gu braighe,
Thilg thairis, gun dail thu,
'S cha d'fheud iad le bàta ad ionſuidh,
'S cha d' ſheud, &c.

III.

Bha Domh'l Anderſon 'g eigheach,
Mar dhuine dhibhail a cheile,
'N uair a chual e an ſgeula,
Air a bhuaidhre ma d' dheibhin,

Sna bha mu 'n cuairt duit a reir ſin,
'S cha d' fheud iad gu leir ann do thearnadh,
'S cha d' fheud, &c.

IV.

Dh' fhag ſud ſinne air luaſga,
Ga 'd ſhireadh ſna bruachibh,
Air an lìnne 's bu luath i,
Gun chomas pille no ſmuainich,
'S goìrt an giorag a fhuair ſinn,
'N uair a dhinnis an ſluagh dhuinn dimairt e,
'N urir, &c.

V.

Tha tathair gun t'fhaotinn,
Gun fhois a latha no dhoiche,
Siubhal claduich ſa faoineachd,
Dh' fheuch am faca iad t' aogus,
'S thug ſud baileach an aois air,
Gu 'n d' fhalltruich air t' fhaotuin ri adhlac,
Gu 'n d', &c.

VI.

Tha braithrean tath'r ro bhronach,
H uile latha 's didomhnich,
Ga 'd iarruidh le congnadh,
Ann ſgach caisle agus comhnard,
'S tha 'n taſtar ud mor ac,
Eidir Peairt agus ſroin Muilean-earna,
Eidir, &c.

VII.

Ged is doilich leam iadſan,
'S goirt leam cumhadh do bhraithrean,
Is do pheathruichean graghach,
Agus deagh phiuth'r a mhath'r,
Iad ga 'd chaoine ſa 'g raite,
Gun do ſhaoil iad gu 'm bailleagan dhoibh thu,
Gun do, &c.

VIII.

Tha 'n te a bha 'n dochas,
Gu 'n deana tu poſadh,
Ga 'd chumhadh an comhnuidh,
'S tric a ſruthadh nan deoir i,
O na chual i nach beo thu,
Cha tog aighir no ceol i gu gàire,
Cha tog, &c.

IX.

'Tha gach neach chuir ort eolas,
Am fad ſam fagus cho bronach,
'S tric a 'g aithris an oigridh,
A bhigh mar riut as t oige,
Gu 'm bu taitneach do cho-radh,
'N uair a bhi sibh a 'g òl 's tigh thairne,
'N uair a bhi, &c.

X.

'S càr thu thigh thighearna ſhruthain,
'S bha thu eireachdail iular,

Bha

Bha do theiſneas 's do ghiulan,
Air a leaga ſan duthuich,
Bha falt leadanach ùr ort,
Air a phleata mu d' chul thaobh gu haluin,
Air a phleata, &c.

XI.

Se Iain Robertſon b'ainm dhuit,
A reir coltaich bha ainmail,
Cha robh cron ort ri ainmeach,
Do na b'urradh mi Sheannachas,
'N iſe ſguiream gad leanamhuin,
O nach tuille ach marbhanach bàit thu,
O nach, &c.

XII.

O na fhuair ſinn dh' Aobhach,
Na chur do chorp ann am Maoilin,
Ged is bochd bhi a t' aogais,
'S mor am fortan linn t' fhaotuin,
An ciste Lochdairt nan ſaoran,
'S chuir ſin clòs air mo ſmaointe an traſa.
'S chuir ſin, &c.

## ORAN DO DH' AILEIN GRANDA, AN DULDREGAIN SERGEAN ANN AN VOLUNTEERS GHLINN-MORISTIN.

Air fonn *Eoghuin duith mhic an Toiſich.*

I.

Nam cuimhneach air Ailein,
A bha tarruin an ordu,
Gach fleaſgach bu glaine,
Air an laidheadh an cota,
Fhuair iad focal cummannde,
A thigh'n a nall thun a chomhnaird,
Gach fear a ſhealamh ſan reang dhiu,
'S deas a thionda e moiſain.

II.

Bha gach gunn air an ſgùradh,
'N deigh 'n uilidh ſa 'n glanadh,
'S por gheur ann an ordu,
Bhuaileadh ord air a teannach,
'N uair a thainig an Cornail,
Fhuair iad ordu bhi ealamh,
Thilg gach duine dhiu comhluath,
'S thug fud ſolas do Dh' ailein.

III.

'S math thig breacan am feile,
Os cionn do ſhleiſte fo 'd chota,

Crios is claidhe air fhiara,
Air do fhliofaid an ordu,
Da chalpa bu gille,
Da fhlinain bu bhòiche,
Falt fada ma 'd ghuailean,
Se na dhualagan òr bhuidh.

IV.

Tha thu theaghlach mhic Phadrig,
'S tha do chairdean ma 'n cuairt duit.
Dh'eire granduich Sra Spè leat,
Na 'm bigh feum ort fan tuafaid,
Fuil righail chlainn Alpein,
Dh'eire leat an àm cruadail,
'S clainn ghrigair a Ranneach,
Na fleasguich ghlana thigh Ruorudh,

V.

'N uair a chaidh finn do 'n t'faubhal,
Bha finn aighireach ceolar,
Sa thainig an drama,
Thug e glain ann am dhorn domh,
Ga h òl air na gillean,
Air nach giorag an con ftri,
'S ge be dh'eigheadh e phaidheadh,
Ailain bàn as a phoc e.

VI.

Ailain Grand an Duldregain,
Gur tu ceift na 'm ban oga,

'S ſhuair thu ceilidh bhis dleaſnach,
Dhuit am feaſt ſhad 's is beo i,
Gu 'm bu mhiann leat mu ſheaſgar,
Bhi toirt greis air na h orain,
Fhuair thu ſolum is ionnſach,
Ged thig gu d' laimh a bhi 'd Chornail.

VII.

Ach ſe ſgeuladh is craitich,
Dhomh an traſa ri chòradh,
Do ghunna gun ſgain e,
'S gun a ghearr ſin na meoir dhiot,
Tha do leonadh ri ſhaicſin,
'S mu ni 'n Caibtain da chònadh,
San ſgeul chuir a Shaſun,
Gheibh thu Sealſi O Dheorſa.

---

ORAN A RINNE AIR GAINNE NA MÌNE SAN T' AMHRADH 1800.

Air fonn *Si ſo bhliadhna ſan dearbhar an larguin-each dhuinn.*

I.

Si ſo bhliadhna tha Gabhuidh,
'S gach aite mu 'n cuairt,

An

An Safun fan Alabuin,
Tha dearbha tigh'n uape,
Gu bheil daorfuin air eiridh,
'S tha feum aig an t' fluagh,
Air ard Righ na treocair,
Ga 'n cònadh 's cha fluagh.

II.

'S ann tha finn le h'ardan,
Sle h' aileas le cheil,
Cuir corruich air 'ur flanuigh fear,
Gu dana gun cheill,
Bhrifte linn na h' aitheante,
'S meas ithe bh'ar na geig,
Is bhagair fin am bas oirn,
O Adhamh gu leir.

III.

Tha 'n faoghal air fas uaibhreach,
Lan uaifl agus fpors,
Gach fasan thig a nuadh oirn,
A fmuainèach gach lo,
Ca mar ni finn fhuafgladh,
Le duais no le h' or,
'S cha 'n 'eil aguin fmaoineach,
Air caochla ri 'r beo.

IV.

'S gach ait air feadh na 'n crioch fo,
Tha iarguin ro ghoirt,

O nach

O nach eil ain biagh ac,
Gu 'n dianadh on ghort,
Bheir e iad cho iosal,
Le striochda gunn toirt,
'S gur aithreach leo gu siorruidh,
Mar thriall iad san olc.

V.

Si mihin a tha air eiridh,
'N Duneidin an tràs,
'N litir fhuair mi 'n de as,
Ga leugh ann am laimh,
Ceithir tasdain a dh' airgiod,
Ga thairgse 's ga phaidhe,
Air peichde Thomhas Olandach,
'S leor e ri ra.

VI.

Sann an lagan Mhaoilin,
Tha 'n daorsuin an tràs,
A mhin a thain an rair ann,
Gu sgaoile air cach.
Leith-pheichd do gach aon diu,
'S iad glaodhuich a dha,
O 'n thain iad fad an saothair,
Na m' feudte thoirt dhoibh.

VII.

Tha mnaithean agus paistean,
A gàruich anis,

O 'n

O 'n theirig am buntata,
'S nach d' tainig a mhin,
Bhi 'n eiſeamail na 'n gall,
Chuir an call mi cho tric,
'S gur iomadh neach tha 'n traſa,
A 'g ra mar their mis.

---

ORAN DO MHUILEAN CHLIEDAIN.

BHA ſa nainm gu robh Cleidain a deanamh bleth agus ſgileadh ſan oiche 's nach faca duine riamh, ègus na chuireadh an teagamh gu 'n do ghoid e o mhnaoi a ridh, ſan ſin theich e 's chaidh a Muilean o fheum.

Air fonn *Brigis Mhic Ruari.*

O HEI o ho, o hei o ho,
'N d' fhiſrich no 'n d' airich no 'n cuala ſibh,
Mu 'n Mhuilean bh'aig Cleidain 'sgun chuir ann an
teagamh,
Gu 'n innſin dhuibh beagan mar chuala mi.

I.

Se Muilean bh' aig Cleidain, fhuair urram ſcha
bheage,
Fhad ſa bha 'm fleaſgach mu 'n cuairt dhoibh ann,

Bhleithe e moran do chorca 's do dh' eorna,
'S cha 'n fhacas riamh 'n togan, ach chualas e.
O hei o ho, &c.

II.

Sann a bhigh Cleidain mar dhuine ga 'm freagra,
'S mor a bha cheist aig an tuath-cheairn air,
Chumadh e Muilean gu ro- mhath no uidheam,
'S cha 'n fhaicte bir figha no tuagh aige.
O hei o ho, &c.

III.

Bhigh Cleidain a fritheala bleth agus fgile,
'S cha niaradh iad linge ga 'n luathacha,
Bhigh an tuifge cuir thairis gach taobh air an amar,
Sa chuibhle cha teannuiche fuarachd i.
O hei o ho, &c.

IV.

Bhleitheadh e daonan dhoibh ann fan oiche,
Na 'n iaradh na daoine air luathacha,
Bhigh e fa mhaduin air a thrus ann fna sàic,
Agus tiomchiol na 'n clach air a fguaba dhoibh.
O hei o ro, &c.

V.

Thaine te ga 'n robh meildir adhiaridh cuid fein deth
Is thuirt i mo lèir-chreach cha d' fhuair mi ann,
Ar

An tomad a dh' fhag mi bha tuille ſo ghràn ann,
Chuir cuid-eigin lamh air 's gu 'm b' fhuaſach e,
O hei o ho, &c,

VI.

Thuirt Cleidain gu dana, a bhradag gun naire,
Bha dus agus cà ann ri fhuaducha,
'S miſe chuir lamh air is bhleith mi ſan am e,
'S cha tug mi as gràin arſon tuaraſduil.
O hei o ho, &c.

VII.

Ach bi mi gar fagail, 's theid a Muilean o ſta dhuibh
Cha chum ſibh gu brath e mar fhuair ſibh e,
Cha dean e bleith ruidhe, 's cha tog ſibh an linge,
A ſheaſas roimh lithe nam bruachan ſin.
O hei o ho, &c.

VIII.

Gaoirid an deigh ſin cha Muilean a dheis-laimh,
Cha deana e feum ach air uairibh dhoibh,
Thug iad as an ait e ach thog iad an aird e,
Sann gheibh ſibh an tra 's ann an Cluaini e.
O hei o ho, &c.

IX.

Thuirt Domh'l Mac Cradh gu 'n tog mi ann ſaubh'l
Tigh-mor agus b'aighir duin uaſail e,

Is Muilean bhis prisail a shaingle an lin duibh,
Is Cleidain cha phill e gam ghluasad as.
O hei o ho, &c.

X.

Cha Muilean na uidheam 's cha 'n 'eil e san uidhe,
Na h' eidir so 's Uibhist cho suaicheanta,
Thog e an linge 's 'n uair thainig an lithe,
Gun d' thug i an cridhe tri chuairt aiste
O hei o ho, &c.

XI.

Se faisneachd Chleidain tha 'n trasa a freagairt,
Is docha gu 'n creud sibh na chuala sibh,
Fag am gu leir sibh saor gur toil fein deth.
Is bithidh an deigh so ga smuaineacha.
O hei o ho, &c.

---

ORAN DO MHUILEAN LÌN PHARA SCOT ANN AM PITLOICHRI.

Air fonn *Cuibble an fhortain.*

Ao ril o, u air cuibh'l an fhortain,
Ao ril o, u air cuibh'l an fhortain,
Il ain is o, u air cuibh'l an fhortain,
Sann sa Mhuilean lin a tha cuibh'l an fhortain·

I.

Chuala mi bhi 'g inſe mu chuibhle an fhortain,
Gach neach aig am bi i gu 'n dean e coſnadh,
Tha 'n te is fearr ſan tir ſo aig Para Scot,
'S mu bhitheas e na ſhlainte cha tamh 's cha chlos di.
Ao ril o u, &c.

II.

Tha do ghillean lamhchuir 's iad ullamh ealamh,
Tearlach 's Domhnacha ban, gu bheil iadſa barruicht
Tomais is Ian Camron iad ainmail baileach,
Aig gach te a ſhniomhas, an lian gur glan e.
Ao ril o, &c.

III.

Th'ur leam gur mor an t' inleachd a thain an talamh
'N uair tha Muilean lin again ann ſgach baille,
Suinglidh iad min e, 'n uair theid a tharruing,
'S gheibh ſinn pairt ga dhilib, a ni 'ur gara.
Ao rii o u, &c.

IV.

Chuala mi bhi 'g inſe n uair bha mi 'm léanabh,
Aig muintir na tire ſo 'm bheil mi fanachd,
Nach robh aca a dh' inleachd na dheana glan e,
'S bhigh iad uile ſgi·dheth air bheagan diongail.
Ao ril o u, &c.

V.

Na 'm bigh fear san am sin a chuire peice,
Theireadh e ri nabi gu 'n robh e bleidail,
Dh 'ith iad mo chuid Amhlain na bha ga dheasuch,
'S cha dean pris a shnatha, mi 'n aird am feasta.
Ao ril o u, &c.

VI.

'S iad nianagan na ducha a bhi ga tharruing,
Th'ur leam gur mor an uine, a dheana glan e,
Mhileadh e an suilean air rusgadh baileach,
Sa muineal air tuchadh le stur mi fhallain.
Ao ril o u, &c.

VII.

Bhigh na gillean oga an sin ann am barrail,
Nam bigh te fo leon diu, nach bigh i fallain,
Cha deanadh e posadh air meud a h earrais,
Dh' fhaga sin fo bhròn i le moran farrain.
Ao ril o u, &c.

VIII.

Tha gach te dhiu 'n trasa air toirt an aire,
Air cuibhle 'n da laimh a ni dhoibh earras,
Ruibainean is peurlain, is stais ga 'n teannadh,
'S bith iad tric ga 'm faoineachd ma bhis iad banail.
Ao ril o u, &c.

IX.

Tha fear no dha am eolas a chuireas cupal,
Thogſaide no Holainde air an luchdach,
Ma gheibh na gillean coire a thuirt mi riut e,
Glanidh iad nan dorn e 'ri ſroin an ſguidſair.
Ao ril o u, &c.

---

OSAN DO LUCHD GIULAN, CHAITHRICHEAN, AN DUNEIDIN.

Air fonn *'N damh donn ſna h eildin.*

Le Luineag.

Naile siad mo ruin na h armuin,
Shiubhlas eatrom air na ſraidean,
Naile ſiad mo ruin na h armuin.

I.

'S IAD mo ruin na h armuin ſpeis ail,
Ris an abir cach na Sheirmain,
'S ged a tha iad an Duneidin,
'S mor an Speis thug iad don Ghaedhlic.
Naile ſiad mo ruin, &c.

II.

'S iomad neach gam bheil iad feumail,
A bhis aineolach gun leirſin,

Bhis a faraid cait an teid iad,
'S iad na Sheirmain a ni ſta dhoibh,
Naile ſiad, &c.

III.

'S iad mo ruin na gillean tuathach,
Air am bigh an da chris guaile,
Nam na h iomairt ſiad a ghluaise,
'S gum bigh buaidh leo mar a b' abhaiſt.
Naile ſiad, &c.

IV.

Tha ſud aca ſa mar dhualchas,
Thaobh na taice as na bhuaint iad,
C' aite am faca ſibh no 'n cualas,
Na thug buaidh air clann a gaedheal.
Naile ſiad, &c.

V.

Tha iad deas gu dol an caonaig,
Deas gu eidrigin 'ſgu ſgaoile,
Deas gu freagairt ann an aobhar,
Neach a ghlaodhagh ann an cas riu.
Naile ſiad, &c.

VI.

Chaoidh cha 'n fhailin iad am miſnich,
Ged a ſharuichte gu tric iad,

'Sna

'Sna h uil' ait ann ſam bi triblaid,
*Bithidh 'n da ſhichead is a dha ann.
Naile ſiad, &c.

VII.

'S iad mo ruin na gillean còire,
A tha fuireach an ſraid Dheorſa,
Seumas ban is Seumas Toiſeach,
B' ait leam coir aca air aite.
Naile ſiad, &c.

VIII.

Tha iad iular mar bu coir dhoibh,
Seumas Stiubhart 's Domh'l Toiſeach,
Tha Mac Dhughail is Mac Leoid ann,
Tha Ian Domhnullach 's Mac Aidh ann.
Naile ſiad, &c,

IX.

'N Domhnullach an togan greanar,
A ſhuair ſolum agus ionnſuch,
Air a ſtaidh'l air tom nan ceann.
'S cha do mheall e mi 'm earailt,
Naile ſiad, &c.

X.

Uileam Toiſeach a Funchaſtul,
Gum beſſin an togan tlachdmhor,

Bheire

* The 42d Regiment.

Bheire ol is ceol le aiteas,
Nam dhuin tachairt a ſtigh thairne.
Naile ſiad, &c,

XI.

C' uim am faguin e air dearmad,
Agus cach a bhi ga 'n ainmeach,
Fear is minic as an 'd earb mi,
Seumas Ferguſon an tailſhear.
Naile ſiad, &c,

XII.

Gheibhte Eachunn an taobh ſhios duin'
Bheire eachdri dhuin le ſgialachd,
Mar a chleachd ſinn air na Fiana,
Is air giamanachd na 'n ard bheann.
Naile ſiad, &c.

XIII.

Tha gach fear do chach a reir ſin,
A chaidh arucha ſna sleibhtean,
Racha iad an càs na Feinne,
Mus an geileadh iad do phrabar.
Naile ſiad, &c.

ORAN

## ORAN GAOIL.

### Le Luineag.

Bu caomh leam bhi mireadh, a mireadh, a mireadh,
Bu caomh leam bhi mireadh ri nian ghlain oig,
Bu caomh leam bhi mire ri taobh mar a ſhirinn,
'S mo ghaol air a tioma nam ſireadh a poig.

I.

Bi ſinn gu ſpeiſail a caidreacha cheile,
A laidh ſa 'g eiridh an deigh 's a bhi poiſt,
Le h aighir nach treige neach aguin a cheile,
'S cha tathuiche cleir ſinn ged eireadh an còt.
Bu caomh, &c.

II.

Bhigh ſinn a beadra, moch maidin ſmu ſheaſgar,
Nam crobh bhi ga 'n leige 'slaoigh bheaga mun chro,
Cha bhigh ſinn fo eagul ged thige am beudal,
Gu 'm bithte gar greuſa gu ſeiſan no ſtol.
Bu caomh, &c.

III.

Na h iuchraichean gaoil ſin tha 'm faſga ri fhaotuin,
Dh' fhag aigne nan daoine cho ſgaoilt air an toir,
Tha tlachd ann ri fhaotin, do 'n fhear a gheibh ſaor iad,
Cha 'n fhaicear le daoine ga ghlaoidhuich gu coir.
Bu caomh, &c.

IV.

IV.

Bi 's ise gach latha cuir surd feadh an tighe,
'heid mise le 'm chlaidhe a ghleidhe dhi loin,
Breachd as an linge is fiagh as an fhireach,
Is liath-chearc 's nar thigin bu geanail 'ur feol.
Bu caomh, &c.

V.

O 'n tha mi am chabhaigh 'sgu 'm bheil sinn gu dealach,
Dean mailie mo chailleag, sgu 'm faith mi do phòg,
Ma 's mise do leannan nach bi thu ga 'm mhealla,
No idir ri fanoid smo chean ort cho mòr.
Bu caomh, &c.

VI.

'N cluin thu mi shleasgich nach fuirich thu beagan,
Gu 'n tugin duit freagra cha 'n 'eil mi ach òg,
Gu 'n insin mo leithsgeul si 'n fhirin a sheasas,
Gu 'm bithin an teagamh gur beag leat mo stòr.
Bn caomh, &c.

VII.

'N toiseach mo tharruing sa rithist mo mhealla,
Nan tugin duit gealla gu 'm b' aireach ri 'm bheo,
Bi chleir air an eanga gu bèudan a leantuin,
'S neo bheusach do leannan a theanna ris og.
Bu caomh, &c.

VIII.

Ach thig 'n uair is math leat ſgu 'n dean ſinne ceangal,
Nach fuaſgaoile eanga no peana ri 'r beo,
'S bi miſe gach latha cuir ſurd feadh an tighe.
'S n uair theid ſinn a laidhe gu 'm faith thu mo phog.
Bu caomh, &c.

---

ORAN DO IAIN ROBERTSON, NISE NA EUNADAIR AIG TIGHEARNA LEOID.

Air fonn *Oran Mhorair Ghinn-urachaah le Donacha bàn.*

I.

Guidheam buaidh leis an fhiuran,
Chaidh ſan tuath-cheairne ga ruſga,
Gnothach cruadálach ſurdail,
Se do luathas a bha cliudhar,
Choiſin onair ad dhùich,
Is am barrachd don Diubhc dheth,
Se mo bharail gu 'm fiu e dhuit aite,
Se mo, &c.

II.

II.

Cha ne ro mheud na ſpeis,
Thug thu do bhreacan an èile,
A thug dhuit dol ga 'd ſhèuchain,
Ach thoirt toilintinn an deigh ſo,
Do 'n chinne ga 'n geil thu,
'S tha iad uille lan eibhnis,
Gun a bhuinig thu 'n reis I'nn Mhic Fail ann,
Gun a bhuinig, &c.

III.

Ged 's Mac Phail feadh na duthuch thu,
Tha thu 'n teaghlach tha cliutach,
Do Thigh Thighearna Shruain,
Ga 'm bu dual bhi ſa ghiuſaich,
'N uair a thig e gu dhuchas,
Mur ſhaith thu o 'n Diubhc e,
Scinteach feurſhonn le ùirt duit an caridh,
Scinteach, &c.

IV.

Tha thu aithneachail uaſal,
'S ro mhath dh'eire gach buaidh leat,
Is cha 'n urra mi luaidh dhuibh,
Mheud 's tha ſpeis aig an tuath dheth,
Cha 'n 'eil ceum ann ſan gluais thu,
Nach bi deagh iomra ga luaidh ort.
'S tha na hislean ſna h uaislean an gradh dhuit,
'S tha na, &c.

V.

V.

'S fad 's is fagus chaidh clui ort,
Meud fafain do lu-chleas,
Cha robh 'm feurfhonn an Diubhc,
Ann fna chaidh ga 'n rufga,
Fear a bheireadh o d' chul ort,
'S leig thu uil iad gu 'n dulan,
Sann an fin thug thu furdag fa dh'fhag iad,
Sann an fin, &c.

VI.

Dh' fhag thu uil air an leum iad,
'S air gach clùich a chaidh fheuchain,
Dol le cuidfeal ri cheile,
'S bha thu d' chufpair air cheud diu,
'S o na bhuinig thu 'n eidi,
Tha iad uile air geileadh,
'S b' fhiach thu 'n turram gad eighte thu d' mhaidfair
'S b' fhiach, &c.

VII.

Cha robh fios aig an oigre,
Mheud fa bh' agad a dh' fholum,
Ged bu Mhuilainean òir e,
Bhigh e buinighte co-luath,
'N uair a chuirte fo 'd fgoíd e,
Stu nach cuireadh ad phòc e,
Gus an tugadh tu ol doibh gu 'n aileas,
Gus an tugadh, &c.

VIII.

'S math thig breacan an èile,
'S osan gaoirid a reir sin,
Air do chalbana gle gheal,
'S cha bhi searamaid no fèill,
San teid thu cearmanda teidi,
Nach bi farmud nan ceud riut,
T' fhaicin cuimir so eidi na 'n gaedheal.
T' fhaicin, &c.

IX.

'S eidi chumaind duin uasuil,
Breacan ullamh 's cris-guaile,
Air a phreasa mu d' chruachuin,
Ged bhigh freasdul na ruaig ann,
Bhi tu deas gu bhi fuasgailt,
'S mor a cheist th'aig daoin uaisl ort,
Na 'm bigh seol air am fuasgailte dhoibh thu.
Na 'm bigh, &c.

X.

Ach tha speis aig an Diubhc dhuit,
Nach eil feum dhoibh bhi 'n duil riut,
Cha 'n 'eil ceum theid a chuirt,
Nach bi thu fein air an cul thaobh,
Marcuich treun na 'n each suntach,
'S gar an leugh mi gu chul e,
'S ait do cheilidh fhuair pùiste air laimh thu,
'S ait do, &c.

## ORAN DO THIGHEARNA SHRUTHAIN A DH' EUG SAN FHRAING.

Air fonn *Murtadh ghlinne-cumh'n.*

I.

O SMISE tha fo ſmuairain,
Mu 'n ſgeula a chualas a nall,
A bhi 'g innſe gu 'n deug thu,
'S nach e innſe na breige a bh'ann,
Thighearna Shruthain gam babhaiſt,
Bhi le d' chuirt ann an Cairi a thamh,
Dh'fhag thu ſinne fo eislain,
A bhi 'g innſe gu 'n d'eug thu ſan Fhraing.

II.

'S goirt a rinn e 'ur bualadh,
An ſgeul thàine nuagh oirn ſan àm,
Rinn 'ur cridhe a ghluaſad,
T' aite caduil is t' uaigh bhi ſan Fhraing,
Na 'm bigh aiſeag aig tuath-cheairn,
Na gum burra dhoibh cuainte a ſhnamh,
Bhi do chorp air a ghiulan,
Dh' ionſuidh Euglais Shruthain a nall,

III.

O' ſe 'n traſa a thachair,
Litir bhais a th'in dathigh mud dhe'in.
'S gun an toighre bhi t' ionad,
Tha ſinn gach òiche a ſileadh nan deur,

Cha 'n eil caoimhneas ri ſhireadh,
Ann ad oighreachd o dhimich thu fein,
Tha ſinn gun ſgoinn air gach iomal,
'S air 'ur ſine mu mheangain na 'n geug.

IV.

Air 'ur ſine cho geur,
Is nach urra mi leugha ſan am,
Ach cha 'n fheud ſin dol tuiile,
Ris a bheinn leis a ghunna nar laimh,
Dh' fhaotin eilde le ſulas,
Caoileach sleibhe no urrad eoin bhain,
Tha mi eiſlaineach duilich,
A bhi 'g eiſteachd na h uile ni th' ann.

V.

Tha ſinn uille air geileadh,
Cia mar 's 'urra dhuin fein a bhi 'n tir,
'N uair tha 'm fear tha 'n Duneidin,
Cho ſiſrach mu 'r ſpreidh 's tha ſinn fhein,
Cha bhi urrad na caorach,
Aig duine ſan aonach gun chìs,
Ma bhis tuille ri fhaoineachd,
Bithidh e 'n cunnart an fhìne a ſgrib.

VI.

Cha ne ſine no cunnart,
Bheire dhomh bhi ri tuireadh ſan am,
Ach luchd mo ghaoil agus 'm fhurain,
Gun bhuail an taog orra buille ſa cheann.

'S goirt a chlaoidh e ſinn uille,
'Ur ceannafeadhna a dh'fhuireach ſan Fhraing.
'S ged tha 'n toighre an Lunnuin,
Nach 'eil faoineachd air cuin thig e nall,

VII.

Tha do chinneach fo mhulad,
'S tha mi fhein deth mar dhuine bhigh tinn,
Cha 'n eil ſtà air a chumadh, dhuinn,
Gun phairt do gach uiriſgeul inns,
M' baile Thearlaich a chuir iad e,
Ga ſgalta th'air muir as an righ'chd,
Rinn e parladh a bhuinig,
Eidir thall agus Lunnuin a ſgrib.

VIII.

'S mor mo mhiſneach, o nam ſin,
Gu 'n tig oirn a nall an tighearn òg,
O 'n tha 'n t' ſichaimh ga h eigheach,
Is America geileadh air ſeol ;
Bi ſinn uille dheth ſundach,
'N uair a thig e ſan duchas bu còir,
'S ged tha glas air a ghiuſaich,
Gheibh ſinn aiſte gun chuntas na lòid.

## LAOIDH O'N SCRIPTAR NAOMHA.

Air fonn *Geambra Dhughail Buchannain.*

I.

CUIMHNICH do chruidhair, ann an lathacha toige,
Mun tig ad choir an droch latha,
Mun teann na bliadhnuchan dlu ort,
Ann fnach bi fugradh no aidheir,
Mu 'n caill thu folus na greine,
Na reultan fna gealich,
Mu 'n tig fian as na neoil ort,
'N uair fhaoil thu 'n dorta bhi thairis.

II.

Ach tha 'n oige cuir dail ann,
'S tha mi claiftin le firin,
'N car a theid ann fan t fean mhaide,
Gur ainmig leis direadh,
Gabh fgeul an fhir theagaifg,
Thug e greis air a mhineach,
Sna cuiribh e 'n teagamh,
Tha cuir leis ann fa Phibul.

III.

Mur a labhair an diaghair,
Ga 'n robh ciall agus tuigfe,
Nach robh aguin ach faoinais,
Ann 'ur fmaointuine glice.

Gur

Gur e aideach na h oige,
Mar ri folum an ſgriptair,
'N taon ni tha gu 'r tearna,
Is 'ur ſlanuigh 'r a chreidſin.

IV.

'S iomad ni tha cuir leonadh,
Air an oige gu minic,
Tha 'n ſaoghal ſan ſheoil ann,
A cuir an dochais air mhireadh,
Le 'n ſmaointeana gorach,
Sireadh an ſtoir a tha dimbuan,
'S ged a thaiſg ìad mar òr e,
Bi e mar Fleodar gu iomairt.

V.

Ach ſe 'n tòr tha nar tairgſe,
Sa bheil mearbſa a ſheaſas,
Ann ſnach d'fhuaras an ſalachar,
'N deigh dhearbha le tèine,
Mu 's ail leat deth cùinne,
Dean do lubadh air eagul,
Cir mar chaidh thu an ùine,
'S nach teid turnidh a ſhreagairt.

VI.

Tha 'n luchd bleith air fas ainmig,
'S cha 'n 'eil do theanachuir mar Chleachd i,
Tha gach uineag gu dùnadh,
A bha toirt iuil chum do phearſa,

Tha 'm fuaran gu deotha,
San ſaothach breoite na thaice,
Is ma theid e na chlaruibh,
Cha dean thu 'n aird e le cearcuil.

VII.

Chi ſibh uille na ſeann daoin,
Gu bheil iad mall chum na coiſeachd,
Ge do ruiſgte gu 'n lèin iad,
Nach eil feum ànnt gu aſtar,
Ge da bhigh duin og ann,
Le ealuich mhoir bi e 'g acain,
Co bhuineadh an reiſe,
'S gur ann a b' fheumail dhoibh bata.

VIII.

Ach ſi eallach a pheacidh,
Tha cuìr leithtrom ſan uair ſo,
Air neart do ſhiol Adhamh,
Mur dean graſan am ſuasgladh,
Grad thilgibh air lar i,
Tha bhur slanuighear mu 'n cuairt duibh;
Sa ghlacas air laimh ſibh,
'S cha toir namhada uaith ſibh.

IX.

Ach ſe dh'fhag ſinn gun churam,
Ann ſgach cuis a tha romhain,
Nach d' thoſgail 'ur ſuilean,
'S nach do dhruith air 'ur coluin,

Ciod

Ciod e ni tha gar ciuradh,
'S gun a dhiult ſinn gach sònas,
A chaidh thairgſe o thus duinn,
Ann an cumhnant no h oibre.

X.

Dean beachdach air Adhamh,
Bh'ann ſa gharadh an toiſeach,
Gur e ubhal na craoibhe,
A ſmaoinuich gu h olc e,
Mar ri liantan a bhuairidh,
Th' in ma 'n cuairt da ga bhroſnuch,
Sud a bhagair am bas air,
Sa dh'thag an am peac e.

XI.

'N d' rinn thuſa riamh dh' eacoir,
Thu fhein ann ad phearſa,
Urrad ubhal na craoibhe,
Na 'n do ſmaoinich thu d' bheachd e,
Na 'n do bhriſt thu na h aitheante,
Na 'n do ſhantuich thu gaduchd,
Na 'n do labhair thu breugan,
Naghaidh Dhe is do chogais.

XII.

Mu rinn ſmithich dhuit tionda,
Sa bhi rannſuch an ſgriptair,
Led chridhe ath-nuadhach,
Sa bhi ſmuaineach gu tric air,

